# LEABHAR AITHGHEARR

A'

# CHEASNACHAIDH;

A SHONRUICH

ARD-SHEANADH EAGLAIS NA H-ALBA

GU BHI 'NA SHEÒLADH CEASNACHAIDH.

LE DEARBHADH O NA SCRIOBTUIRE,

Air a tharruing

CHUM GAELIC ALBANNAICH.

Air iarrtus na Cuideachd urramaich, a ta chum Eòlas Crioſduidh a ſgaoileadh air feadh Gàeltachd agus Eileana na h-Alba.

CLODH-BHUAILTE AN DUN-EIDIN.

MDCCCI.

# LEABHAR AITHGHEARR NAN CEIST

## LE DEARBHADH O NA SCRIOBTUIRIBH.

1. Ceist. *CIOD is crioch àraid do'n duine?*

*Fregradh.* 'Si is crioch âraid do'n duine, Dia a ghlorachadh (1), agus a mhealtuinn gu siorruidh (2).

(1.) 1. Cor. x. 31. Uime sin co aca dh'itheas no dh'òlas sibh, no ge b'e ni a ni sibh, deanaibh na h-uile nithe chum gloir Dhe.

(2) Salm lxxiii. 25. Co th'agam anns na neamhaibh *ach thusa*, agus an coimeas riut cha'n *'eil* neach air thalamh air am bheil mo dheigh. *rann* 26. Tha m'fheoil agus mo chridhe air fail-neachadh; ach *is* e Dia neart mo chridhe agus mo chuibhrionn gu siorruidh.

2. C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn g'ar seoladh cionnas a dh'fheudas sinn a ghlorachadh agus a mhealtuinn?*

*F.* 'Se focal Dé a ta air a chur sios ann an scriobtuiribh an t-Seann-Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh (1), an aon riaghailt g'ar seòladh cionnas a dh'fheudas sinn a ghlorachadh agus a mhealtuinn (2).

(1.) Eph ii. 20. Agus tha ſibh air bhur togail ſuas air bunait nan abſtol agus nam faidh, air bhi do Iosa Crioſd fein 'na chloich-thinn na h-oiſinn.

2 Tim. iii. 16. Tha an ſcriobtuir uile air a dheachdadh le Spiorad Dè, agus tha e tarbhach chum teagaiſg, chum ſpreige, chum leaſachaidh, chum oilein ann am ſireantachd.

(2) 1 Eoin. i. 3. An ni a chunnaic agus a chuala ſinn, tha ſinn a' cur an ceill duibhſe, chum gu'm bi agaibhſe mar an ceudna comunn ruinne; agus gu ſirinneach tha ar communne ris an Athair agus r'a Mhac Ioſa Crioſd.

3 C. *Ciod a tha na ſcriobtuire gu h-araid a' teagaſg ?*

*F.* Tha na ſcriobtuire gu h-araid a' teagaſg gach ni is coír do'n duine chreidſin mu thiomchioll Dè, agus an dleaſdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine. (1.)

(1) 2 Tim. i. 13. Cum gu daingean ſamhadh ſirinneach nam briathar fallain, a chuala tu uamſa, ann an creidimh agus ann an gradh a ta ann an Ioſa Crioſd.

4. C. *Ciod e Dia ?*

*F.* Is Spiorad Dia (1), a ta neo-chriochnach (2), bith bhuan (3), agus neo-chaochluidheach (4), 'na bhith (5), 'na ghliocas (6), 'na chumhachd (7), 'na naomhachd (8), 'na cheartas 'na mhaitheas agus 'na fhirinn (9).

(1) Eoin iv. 24. Is Spiorad Dia, agus is

èigin d'a luchd aoraidh, aoradh a dheanamh 'na an Spiorad agus am fìrinn.

(2) Job. xi. 7. An urrainn thusa le rannsachadh Dia fhaghail a mach? an urrainn thu an t-uile chumhachdach fhaghail a mach gu h-iomlan?

(3) Salm. xc. 2. O bhith-bhuantachd gu bith-bhuantachd is tusa Dia.

(4) Seum. i. 17. Athair na soillse maille ris nach 'eil atharrachadh, no sgàile tionndaidh.

(5) Ecsod. iii. 14. Agus thubhairt Dia ri Maois, IS MI AN TI A'S MI: Agus thubhairt e, Mar so their thu re cloinn Israeil, Chuir IS MI mise d'ar n-ionnsuidh.

(6) Salm cxlvii. 5. Is mòr ar Tighearn, agus is mòr a chumhachd, tha a thuigse gun tomhas.

(7) Taisbean. iv. 8. Naomha, naomha, naomha an Tighearn Dia uile chumhachdach, a bha, agus a ta, agus a bhitheas.

(8) Taisbean. xv. 4. Co air nach biodh eagal romhad O Thighearn, agus nach d'thugadh gloir do t'ainm? oir is *tusa* a mhàin a ta naomha.

(9) Ecsod. xxxiv. 6. AN TIGHEARN, AN TIGHEARNA DIA, iochdmhor agus grasmhor fad fhulangach agus pailt' ann an caoimhneas agus 'am fìrinn: *rann* 7, A' gleidheadh trocair do mhiltibh, a' mathadh aingidheachd agus eusaontais, agus peacaidh, agus nach saor air aon doigh *an ciontach.*

5 C. *Am bheil tuilleadh Deè ann ach aon?*

*F.* Cha 'n 'eil ann ach aon a mhain (1)

n Dia beo agus fior (2).

(1) Deut. vi. 4. Eisd O Israeil, an Tighearn r Dia-ne is aon Tighearn e.

(2) Jerem. x. 10. Ach Jehobhah, is esan an )ia fior, an Dia beo, agus an righ bith-bhuan.

6 C. *Cia lìon pearsa a ta san Diadhachd?*

*F.* Tha tri pearsaidh san Diadhachd, an Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh 1); agus an triùir so is aon Dia iad, ionnn ann an nàtur, coimeas ann an cumhachd ann an glòir (2).

(1) Mat. xxviii. 19. Uime sin imichibhse, aus deanabh deisciobuil do gach uile chinneach, ;am baisteadh ann an ainm an Athar, agus a Ihic, agus an Spioraid Naoimh.

(2) Eoin. v. 7. Oir tha triuir a tha deanamh anuis air neamh, an t-Athair, am Focal, agus an piorad Naomh, agus an triuir sin is aon iad.

7 C. *Ciod iad orduighean Dè?*

*F.* 'Siad orduighean Dé, a rùn siorruidh o rèir comhairle a thoile, leis an d'orduich roimh làimh, chum a ghloire fein, gach i a thig gu crich (1).

(1) Eph. i. 11. Air dhuinn bhi air ar roimhrdachadh a rèir rùin an ti a ta 'g oibreachadh nan ile nithe reir comhairle a thoile fein; *rann.* 12. nnas gu 'm bitheamaidne, chum cliù a ghloiran.

8 C. *Cionnas a tha Dia a' cur orduighean n gniomh?*

*F.* Tha Dia a' cur orduighean an gníomh ann an oibribh a chruthachaidh agus an fhreaſdail (1.)

(1) Taiſbean. iv. 11. Chruthaich thu na h-uile nithe, agus airſon do thoile-ſa tha iad, agus chruthaicheadh iad.

Dan. iv. 35. Ni eſan mar is aill leis ann am feachd neimh, is am meaſg luchd-àiteachaidh na talmhainn.

9 C. *Ciod i obair a' chruthachaidh ?*

*F.* 'Si obair a' chruthachaidh, Dia a dhean-amh nan uile nithe do neo-ni (1), le facal a chumhachd (2), ann an ſea laithibh, agus gach uile ni ro-mhaith (3).

(1) Gen. i. 1. 'San toiſeach chruthaich Di na neamhan agus an talamh.

(2) Eabh. xi. 3. Tre chreidimh tha ſinn a tuigſinn gu'n do chruthaicheadh na ſaoghail tr focal De, air chor as nach d'rinneadh na nith a chithear do nithibh a bha r'am faicinn.

(3) Gen. i. 31. Agus chunnaic Dia gach ni rinn e, agus feuch, bha e ro-mhath. Agus b iad am feaſgar agus a' mhadainn an ſeathadh l

10 C. *Cionnas a chruthaich Dia an duine*

*F.* Chruthaich Dia an duine fear agu bean, a reir a choſlais fein (1), ann an eóla fìreantachd, agus naomhachd (2), le uach ranachd oſcionn nan creutairean (3).

(1) Gen. i. 27. Agus chruthaich Dia a duine 'na dhealbh fein, ann an dealbh Di

chruthaich ſe è; firionnach agus bainionach chruthaich e iad.

(2) Col. iii. 10. Agus gu 'n do chuir ſibh umaibh an duine nuadh, a tha air ath-nuadhachadh ann an eòlas, a reir iomhaigh an ti a chruthaich e.

Eph. iv. 24. Agus gu 'n cuir ſibh umaibh an nuadh dhuine, a tha air a chruthachadh a reir Dhe am fireantachd agus am fior naomhachd.

(3) Gen. i. 28. Agus bheannaich Dia iad, agus thubhairt Dia riu, Siolaichibh, agus fàſaibh lionmhor, agus lionaibh an talamh, agus ceannſaichibh e; agus biodh uachdranachd agaibh oſcionn èiſg na mara, agus oſcionn èunlaith nan ſpèur, agus oſcionn gach nì beò a ghluaiſeas air an talamh.

11 C. *Ciod iad oibre freaſdail Dè?*

*F.* 'Siad oibre freaſdail Dè e bhi coimhead agus a' riaghladh a chreutairean uile le'n uile ghniomharaibh (1), gu ronaomh (2), ro-ghlic (3), agus ro-chumhachdach (4).

(1) Salm cxlv. 18. Tha'n Tighearna ceart 'na uile ſhlighibh, agus naomha 'na uile ghniomharaibh.

(2) Iſa. xxviii. 29. Tha ſo fòs a' teachd o Jehobhah Dia nan ſluagh, tha eſan 'ga nochdadh fèin iongantach ann an comhairle, oirdheirc ann an gniomh.

(3) Eabh. i. 3. A' cumail ſuas nan uile nithe le focal a chumhachd.

(4) Salm ciii. 19. Tha a rioghachd a' riaghladh ofcionn nan uile.

(5) Mat. x. 29. Nach 'eil dà ghealbhonn air an reiceadh air fheoirling ? agus cha tuit a' h-aon diubh air an talamh as eugmhais *freafdail* bhur n-Atharfa.

12 C. *Ciod an gnìomh àraid freafdail a rinn Dia a thaobh an dùine fan ftaid anns an do chruthaicheadh e?*

*F.* 'Nuair a chruthaich Dia an duine, rinn e co cheangal beatha ris, ag iarruidh ùmhlachd iomlan air mar chumha (1), agus a' toirmeafg dhà itheadh do chraoibh eòlais maith is uilc, fuidh phein a' bhàis (2).

(1) Gal. iii. 12. Agus cha 'n 'eil an lagh o chreidimh, ach, an duine a ni iad gheibh e beatha annta.

(2) Gen. ii. 17. Ach do chraoibh an eòlais mhaith agus uilc, cha 'n ith thu dh'i fin; oir anns an la dh' itheas tu dhith gu cinnteach bafaichidh tu.

13 C. *An d'fhàn ar cèud finnfeara 'fan ftaid anns an do chruthaicheadh iad?*

*F.* Air bhi d'ar cèud finnfearaibh air am fàgail gu faorfa an toile fein, thuit iad o'n ftaid anns an do chruthaicheadh iad, le peacachadh an aghaidh Dhè (1).

(1) Searm. vii. 29. Rinn Dia an duine direach, ach dh' iarr iad fèin iomadh innleachd a mach.

14 C. *Ciod e peacadh?*

*F.* 'Se peacadh brifeadh lagha Dhe (1).

(1) 1 Eoin iii. 4. Ge b'e neach a ni peacadh, tha e mar an ceudna a' brifeadh an lagha; oir is e am peacadh brifeadh an lagha.

15 C. *Ciod am peacadh leis an do thuit ar ceud finnfeara o'n ftaid anns an do chruthaicheadh iad?*

*F.* B'e 'm peacadh leis an do thuit ar ceud finnfeara o'n ftaid anns an do chruthaicheadh iad, gu d' ith iad am meas toirmifgte (1).

(1) Gen. iii. 6. Agus chunnaic a' bhean gu 'n robh a' chraobh math a chum bìdh, agus gu 'n robh i taitneach do 'n t fuil, agus 'na craoibh r'a miannachadh a dheanamh *neach* glic; agus ghabh i d'a meas agus dh' ith i, agus thug i mar an ceudna d'a fear maille ria, agus dh' ith e. *rann* 7. Agus dh' fhofgladh an sùile le cheile, agus dh' aithnich iad gu 'n robh iad lomnochd. *rann* 8. Agus dh' fholaich Adhamh agus a bhean iad fèin o ghnùis an Tighearna Dè am meafg chraobh a' ghâraidh.

16 C. *An do thuit an cinneadh-daonna gu lèir ann an cèud pheacadh Adhaimh?*

*F.* Air bhi do 'n cho-cheangal air a dheanamh ri Adhamh, cha b' ann a mhain air a fhon fèin, ach air fon a fhliochd (1), uime fin, an cinneadh-daonna gu lèir, a thàinig uaith le ginealacha gnàthaichte, pheacaich iad ann, agus thuit iad leis, anns a' chèud chionta (1).

(1) Gen. i. 28. Agus bheannuich Dia iad agus thubhairt Dia riu, Siolaichibh, agus faſaibh lionmhor, agus lionaibh an talamh.

Gen. ii. 16. Agus dh' aithn' an Tighearnā Dia do 'n duine, ag radh, do gach uile chraoibh 'ſa ghàradh feudaidh tu itheadh gu ſaor. *rann* 17. Ach do chraoibh an eolais mhaith agus uilc, cha 'n ith thu dh' i ſin; oir anns an là dh' itheas tu dhith, gu cinnteach bàſaichidh tu.

(2) Rom. v. 18. Trìd aon chionta thainig breitheanas air na h-uile dhaoinibh chum ditidh.

17 C. *Ciod an ſtaid gus an d'thug an leagădh an cinneadh-daonna ?*

*F.* Thug an leagadh an cinneadh-daonna gu ſtaid peacaidh agus trua'ghe (1).

(1) Rom. v. 12. Mar thainig peacadh a ſteach do 'n t-ſaoghal tre aon duine, agus bàs tre'n pheacadh; mar ſin mar an ceudna thainig bàs air na h-uile dhaoinibh, do bhrigh gu 'n do pheacaich iad uile.

18 C. *Ciod e peacadh na staid ſin anns an do thuit an duine ?*

*F.* 'Se peacadh na ſtaid ſin anns an do thuit an an duine, a bhi fuidh chionta ceud pheacaidh Adhaimh (1), fuidh eaſbhuidh na ceud fhìreantachd (2), agus fuidh thruailleachd a nàtuir gu h-iomlan, ri'n goirear peacadh gin (3), maille ris gach peacadh gnìomh a ta ſruthadh uaith ſo (4).

(1) Rom. v. 19. Trid eas-umhlachd aon duine rinneadh moran 'nam peacachaibh.

(2) Rom. iii. 10. Cha 'n 'eil ionracan ann, ha 'n 'eil fiu a h-aon.

(3) Eph. ii. 1. *Bheothaich* e fibhfe a bha marbh nn an eu-ceartaibh agus ann am peacaibh.

Salm li. 5. Feuch, ann an eu ceart dhealbhadh mi, agus ann am peacadh ghabh mo mhathair ni 'na broinn.

(4) Mat. xv. 19. Oir is ann as a' chridhe thig roch fmuainte, mortadh adhaltrannas ftriopachas, adhuigheachd, fianuis bhreige, toibheum. *rann* 20. s iad fo na nithe a fhalaicheas an duine.

19 C. *Ciod i truaighe na staid fin anns an lo thuit an duine?*

*F.* Trid an leagaidh, chaill an cinneadh-laonna gu leir co-chomunn ri Dia (1), tha ad fuidh fheirg agus mhallachadh Dhè (2), gus mar fin buailteach do gach uile hruaighe fa' bheatha fo, do 'n bhàs fein, is lo phiantaibh ifrinn gu fiorruidh (3).

(1) Gen. iii. 8. Dh' fholaich Adhamh agus bhean iad fèin o ghnuis an Tighearna Dè am neafg chraobh a' gharaidh. *rann.* 24. Agus dh' hogair e mach an duine.

(2) Eph. ii. 3. Agus bha finn a thaobh na·uir iar cloinn feirge, eadhon mar chach.

Gal. iii. 10. Is malluichte gach neach nach uanaich anns na h-uile nithibh a ta fcrìobhta ann n leabhar an lagha chum an deanamh.

(3) Rom. iv. 23. Is e tuarafdal a' pheacaidh m bàs.

Mat. xxv. 41 An ſin a deir e riuſan air an laimh chli, Imichibh uam, a ſhluagh malluichte, dh' ionnſuidh an teine ſhiorruidh, a dh' ulluicheadh do 'n diabhol agus d'a ainglibh.

20 C. *An d'fhàg Dia an cinneadh-daonna uile gu bhi caillte ann an ſtaid peacaidh agus truaighe?*

*F.* Air do Dhia, o fhìor ghean-maith fein, cuid a thaghadh roimh thoiſeach an t-ſaoghail chum na beatha mairtheannaich (1), rinn e co cheangal, gràis riu gu 'n ſaoradh o ſtaid peacaidh agus truaighe, agus an toirt gu ſtaid ſlàinte trid Fir-ſaoraidh (2).

(1) Eph. i. 4. A rèir mar a thagh e ſinn annſan, mun do leagadh bunaite an domhain.

(2) Rom. iii. 21. Ach a nis tha fireantachd Dhè air a foillſeachadh as èugmhais an lagha a' faotain fianuis o'n lagh agus o na faidhibh rann 22. Eadhon fìreantachd Dhè tre chreidimh Iosa Crioſd, do na h-uile, agus air na h-uile chreideas.

21 C. *Co e Fear-ſaoraidh dhaoine taghta Dhe?*

*F.* 'Se is aon Fhear-ſaoraidh do dhaoine taghta Dhè, an Tighearn Iosa Crioſd (1) neach, air bhi dha 'na mhac ſíorruidh do Dhia, a rinneadh 'na dhuine (2), agus mar ſin a bha, agus a ta 'na Dhia is 'na dhuine, ann an dà nàdur eadar dhealuichte, agus ann an aon phearſa (3), gu ſiorruidh (4).

(1) 1 Tim. ii. 5. Oir is aon Dia a ta ann, agus aon eadar-mheadhonair eadar Dia agus daoine, an duine Iofa Criofd.

(2) Eoin i. 14. Agus rinneadh am focal 'na fheòil, agus ghabh e còmhnuidh 'nar meafgne.

(3) Rom. ix. 5. D'am buin na h-aithriche, agus o 'm bheil Criofd a thaobh na feòla, a ta 'na Dhia os ceann nan uile, beannuichte gu fiorruidh.

Eabh vii. 24. Ach an duine fo, do bhrigh gu mair e gu fiorruidh, tha fagartachd neo-chaochuidheach aige.

22 C. *Air bhi do Chriofd 'na Mhac do Dhia, cionnas a rinneadh e 'na dhuine?*

*F.* Rinneadh Criofd Mac Dhè, 'na dhuine, le corp fior (1) agus anam rèufonta ghabhail da fèin (2), air dha bhi, le cumhachd an Spioraid Naoimh, air a ghabhail am broinn na h-òighe Muire, is air bhreith leatha (3), ach faor o pheacadh (4).

(1) Eabh. ii. 14. Uime fin, mheud gu bheil aig a' chloinn comhroinn do fheoil agus do fhuil, ghabh efan mar an ceudna roinn diubh fin.

(2) Mat. xxvi. 38. An fin a deir e riu, a ta m-anam ro bhrònach, eadhon gu bàs.

(3) Lucas. i. 31. Feuch, gabhaidh tu A' d' bhroinn, agus beiridh tu Mac, agus bheir thu Iofa mar ainm air. *rann* 35. Thig an Spiorad Naomh ort, agus cuiridh cumhachd an Tì a's airde fgail ort.

(4) Eabh, vii. 26. Oir bha fhamhuil fin do ard-fhagart iomchuidh dhuinne, a bha naomha, neo lochdach, neo-thruaillidh, air a dhealachadh o pheacachaibh. B

23 C. *Ciod na drèuchdan a tha Crìosd a' cur an gnìomh mar ar Fear-ſaoraidh?*

*F.* Tha Crìoſd mar ar Fear-ſaoraidh, a' cur an gnìomh drèuchdan Fàidh (1), Sagairt (2), agus Righ (3), araon ann an ſtaid irioſlachaidh agus ardachaidh.

(1) Gniomh iii. 22. Gu fìrinneach a dubhairt Maois ris na h-aithrichibh, Togaidh an Tighearn bhur Dia ſuas faidh dhuibh d'ar braithribh, mar miſe; ris-ſan èisdidh ſibh anns na h-uile nithibh a labhras e ribh.

(2) Eabh v. 6. Is ſagart thu gu ſiorruidh, a réir orduigh Mhelchiſedeic.

(3) Salm ii. 6. Gidheadh dh' ung miſe mo Righ air Sion, mo ſhliabh naomha-ſa.

24 C. *Cionnas a tha Crìoſd a' cur dreuchd Faidh an gnìomh?*

*F.* Tha Crìoſd a' cur dreuchd Fàidh an gnìomh, le toil De chum ar ſlàinte fhoillſeachadh dhuinn, (1), le fhocal (2) agus le Spiorad (3).

(1) Eoin i. 18. Cha 'n fhaca neach air bith Dia riamh; an t-aonghin Mic, a ta ann an uchd an Athar, is eſan a dh' fhoillſich e.

(2) Eoin xx. 31. Tha iad ſo ſcrìobhta, chum gu 'n creideadh ſibh gur e Ioſa an Crioſd Mac Dhè, agus ag creidſinn duibh, gu 'm biodh agaibh beatha trìd ainmſan.

(3) Eoin xiv. 26. An Comhfhurtair, an Spiorad Naomh, a chuireas an t-Athair uaith a' m' ainm-

e, teagaisgidh esan dhuibh na h-uile nithe a labhair mise ribh.

25 C. *Cionnas a tha Crìosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh?*

F. Tha Crìosd a' cur dreuchd Sagairt an gnìomh le e féin a thoirt suas aon uair mar ìobairt, chum ceartas Dé a dhìoladh(1), agus sinne a dheanamh réidh ri Dia, (2), agus le gnàth-eadarghuidhe a dheanamh air ar son (3).

(1) Eabh ix. 28. Thugadh Crìosd suas aon uair a thoirt air falbh peacaidh mhòrain.

(2) Eabh ii. 17. B' f heumail da anns na h-uile nithibh bhi air a dheanamh cosmhuil r'a bhraithribh; chum gu 'm biodh e 'na ard-shagairt trocaireach agus dìleas ann an nithibh a thaobh Dhe, chum reite dheanamh air son pheacanna an t-sluaigh.

(3) Eabh. vii. 25. Tha e mar an ceudna comasach air an droing a thig a dh' ionnsuidh Dhe trìdsan a shlanuchadh gu h-iomlan, do bhrigh gu bheil e beo gu siorruidh gu eadar-ghuidhe dheanamh air an son.

26 C. *Cionnas a tha Crìosd a' cur dreuchd Righ an gnìomh?*

F. Tha Crìosd a' cur dreuchd Righ an gnìomh le sinne chur fuidh cheannsal da fein (1), le'r riaghladh agus ar dionadh (2), agus le cosg a chur, is buaidh a thoirt, air na h-uile a ta 'nan naimhdibh dhasan agus dhuinne(3).

(1) Salm cx. 3. *Bithidh* do ſhluagh ro thoileach ann an latha do chumhachd.

(2) Iſa. xxxiii. 22. Is e Jehobhah ar breitheamh; is e Jehobhah ar fear-reachd, is e Jehobhah ar righ; ni e ar tearnadh.

(3) 1 Cor. xv. 25. Oir is eigin gu 'n riogh ich e, gus an cuir e a naimhdean uile fa choſaibh.

27 C. *Cionnas a bha Criòſd air irioſlachadh?*

*F.* Bha Criòſd air irioslachadh le bhi air a bhreith, agus ſin ann an ſtaid ìoſail (1), air a dheanamh fuidh 'n lagh (2), dol fuidh thruaighibh na beatha ſo (3), fuidh fheirg Dhé (4), agus fuidh bhàs malluichte a' chroinn-cheuſaidh (5), le bhi air adhlacadh, agus le fuireach fuidh chumhachd a' bhàis rè ſeal (6).

(1) Lucas ii. 7. Agus rug i a ceud ghin mic, agus phaiſg i e am brat-ſpeilidh, agus chuir i 'na luidhe am praſaich e.

(2) Gal. iv. 4. Chuir Dia a Mhac fein uaith a ghineadh, o mhnaoi, a rinneadh fuidh 'n lagh.

(3) Iſa. liii. 3. Air a dhi-meaſadh agus gun bhi air a mheas ann an aireamh dhaoine; 'na dhuine doil-ghioſach, is cleachdta ri bron.

(4) Mat. xxvii. 46. Agus mu thimchioll na naothadh uaire dh' eigh Ioſa le guth ard, ag radh, Eli, Eli, lama ſabachtani? 'ſe ſin r'a radh, Mo Dhia, mo Dhia, c' arſon a threig thu mi?

(5) Philip ii. 8. Dh' irioslaich ſe e-fein, agus bha e umhal gu bas, eadhon bas a' chroinn-cheuſaidh.

(5) Mat. xii. 40. Mar a bha Ionas am broinn na muice-mara, tri laithean agus tri oidhchean; is ann mar ſin a bhitheas Mac an duine ann an cridhe na talmhainn tri laithean agus tri oidhchean.

28 C. *Cionnas a ta Crìoſd air ardachadh?*

*F.* A ta Crioſd air ardachadh le aiſeirigh o na marbhaibh air an treas là (1), le dhol ſuas air nèamh, le ſuidhe air deaſ-làimh Dhé an Athar (2), agus le teachd a thoirt breith air an t-ſaoghal air an la dheireannach (3).

(1) 1. Cor. xv. 4. Agus gu'n d' adhlaiceadh e, agus gu'n d' èirich e rìs air an treas là a rèir nan ſcriobtuir.

(2) Marc. xvi. 19. Mar ſin an dèigh d'on Tighearna labhairt riu, ghabhadh ſuas gu neamh e, agus ſhuidh e air deas laimh Dhé.

(3) Gniomhara xvii. 31. Shuidhich e là anns an toir e breth-air an t-ſaoghal am fireantachd tre'n duine ſin a dh-orduich e; agus air ſo thug e dearbhadh do na h-uile dhaoinibh, le eſan a thogail ſuas o na marbhaibh.

29 C. *Cionnas a tha ſinn air ar deanamh 'nar luchd co-pairt do 'n t ſaorſa a choiſinn Crìoſd?*

*F.* Tha ſinn air ar deanamh 'nar luchd co'-pairt do 'n t-ſaorſa a choiſinn Crìoſd, le i bhi air a cur ruinn gu h-éifeachdach (1) le a Spiorad Naomh-ſan (2).

(1) Eoin. 1. 12. A mheud 's a ghabh ris' thug e dhoibh cumhachd a bhi nan cloinn do Dhia.

(2) Titus iii. 5. Cha'n ann o oibribh firean-tachd, a rinn finne, ach a rèir a throcair fhaor e finn tre ionnlad na h-ath-ghineamhuin, agus ath-nuadhachadh an Spioraid naoimh. *rann* 6. A dhoirt e oirnne gu faibhir trìd Iofa Criofd ar flanuighir.

30 C. *Cionnas a tha 'n Spiorad a' cur ruinne na faorfa a choifinn Crìofd?*

*F.* Tha 'n Spiorad 'a cur ruinne na faorfa a choifinn Crìofd, le creidimh oibreach-adh annainn (1), agus ar dlù cheangal le fin ri Crìofd 'nar gairm èifeachdaich (2).

(1) Eph. ii. 8. Is ann le gràs a ta fibh air bhur flanuchadh, tre chreidimh, agus chā'n ann uaibh fein, is e tiodhlacadh Dhe e.

(2) Eph. iii. 17. Ionnas gu'n gabh Criofd còmhnuidh ann bhur cridhe tre chreidimh.

1. Cor. 1. 9. Tha Dia firinneach, leis an do ghairmeadh fibh chum comh-chomuinn a mhic Iofa Criofd ar Tighearna.

31 C. *Ciod i a ghairm èifeachdach?*

*F.* 'Si a' ghairm éifeachdach obair Spioraid Dê (1), leis am bheil e 'gar toirt gu mothachadh d'ar cionta agus d'ar truaighe (2), a' foillfeachadh ar n-inntinn le eòlas Chrìofd (3), ag ath-nuadhachadh ar toile (4), agus mar fin gar deanamh deònach

agus comasach air Iosa Crìosd a dhlù-ghabhail d'ar n-ionnsuidh, mar a tha e air a thairgseadh dhuinn gu saor anns an t-soisgeul (5).

(1) 2. Tim. i. 9. A shaor sinne, agus a ghairm sinn le gairm naomha.

(2) Gniomhara. ii. 37. A nis an uair a chual iad *so*, bha iad air am bioradh 'nan cridhe, agus a dubhairt iad re Peadar, agus ris a' chuid eile do na h-abstolaibh, Fheara agus a bhraithre, ciod a ni sinn.

(3) Gnìomhara xxvi. 18. A dh'fhosgladh an sùl; chum gu tionndadh iad o dhorchadas gu solus, agus o chumhachd Shatain gu Dia.

(4) Efeciel xxxvi. 26. Buinidh mi air falbh an cridhe clachaidh as bhur feòil, is bheir mi dhuibh chridhe feola.

(5) Eoin. vi. 44. Cha'n urradh neach air bith teachd a m' ionnsuidhse, mur tarruing an t-Athair a chuir uaith mise e: *rann* 45. Gach neach a chuala, agus a dh'fhoghluim o'n Athair thig e m'ionnsuidhse

32 C. *Ciod na sochairean a tha iadsan a ta air an gairm gu h-éifeachdach a faghail anns a bheatha so?*

*F.* Tha iadsan a ta air an gairm gu h-eifeachdach a' faghail anns a' bheatha so fireanachaidh (1), uchd mhacachd (2), naomhachaidh, agus gach aon sochair a ta sa' bheatha so 'nan cuideachd sin, no a sruthadh uatha (3).

(1) Rom. viii. 30. Agus an dream a roimh-orduich e, ghairm e iad mar an ceudna; agus an dream a ghairm e dh'fhireanaich e mar an ceudna; agus an dream a dh'fhireanaich e, ghlòraich e mar an ceudna.

(2) Eph. 1. 5. A roimh-orduich sinne chum uchd-mhacachd na cloinne tre Iosa Criosd dha fein.

(3) 1 Cor. 1. 30. Ach uaithesan a ta sibhse ann an Iosa Criosd, neach a rinneadh dhuinne le Dia 'na ghliocas, 'na fhireantachd, 'na naomhachd agus 'na shaorsa.

33 C. *Ciod e fìreanachadh?*

*F.* Is e fireanachadh gnìomh saor ghean-maith Dhè, leis am bheil e a' maitheadh dhuinn ar n-uile pheacaidh (1), agus a' gabhail ruinn mar fhireanaibh 'na fhianais (2), agus sin a mhàin air sgàth fireantachd Chrìosd, air a meas dhuinn (3), is air a ghabhail thugainn le creidimh a mhàin (4.)

(1) Eph. 1. 7. Anns am bheil againne saorsa tre fhuilsan, maitheanas nam peacadh, reir saibhreis a ghràis.

(2) 2 Cor. v. 21. Oir rinn se esan da nach b'aithne peacadh, 'na iobairt-pheacaidh air ar soinne; chum gu bitheamaid air ar deanamh 'nar fireantachd Dhè annsan.

(3) Rom. v. 19. Oir mar trìd eas-umhlachd aon duine a rinneadh mòran 'nam peacachaibh, is amhuil sin trìd ùmhlachd aon *duine* a nithear moran 'nam fireanaibh.

(4) Gal. ii. 16. Air dhuinn fios a bhi againn ach'eil duine air fhireanachadh o oibribh an lagha, ach tre chreidimh Iosa Criosd chreid sinn e fein ann an Iosa Criosd; chum gu'm bitheamaid air ar fìreanachadh o chreidimh Chriosd.

34 C. *Ciod i uchd-mhacachd?*

*F.* 'Si uchd-mhacachd gnìomh saor shean-maith Dhé (1), leis am bheil sinn air ar gabhail ann an àireamh, agus a' faghail còir air gach dlighe a bhuineas do chloinn Dhé (2).

(1) 1 Eoin. iii. 1. Feuchaibh, ciod a' ghnè ghràidh a thug an t-Athair dhuinne, gu'n goirteadh clann Dè dhinn.

(2) Eoin. 1. 12. A mheud 'sa ghabh ris, thug dhoibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia, eadhon dhoibhsan a ta creidsin 'na ainm.

Rom. viii. 17. Agus ma's clann, is oighreachan, oighreachan ar Dia, agus comh-oighreachan maille ri Criosd.

35 C. *Ciod e naomhachadh?*

*F.* 'Se naomhachadh obair saor-ghràis Dè, (1) leis am bheil sinn air ar n-athnuadhachadh san duine gu h-iomlan, a rèir coslais Dè (2), agus air ar deanamh comasach ni's mò agus ni's mò gu bàsachadh do pheacadh, is teachd beo do fhireantachd (3).

(1) 1 Tessal. ii. 13. Thagh Dia sibh o thùs chum slainte, tre naomhachadh an Spioraid.

(2) Ephes. iv. 24. Agus gu'n cuir sibh umaibh

an nuadh dhuine, a tha air a chruthachadh a reir Dhè am fireantachd agus am fior naomhachd.

(3) Rom. viii. 1. Air an aobhar ſin cha'n 'eil a nis dìteadh ſam bith do'n dream ſin a tha ann an Ioſa Crioſd, a tha gluaſad ni h-ann a rèir na feòla ach a rèir an ſpioraid.

36 C. *Ciod na ſochairean a ta ſa' bheatha ſo a' teachd an cuideachd no a' sruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd agus naomhachadh ?*

*F.* 'Siad na ſochairean a ta ſa' bheatha ſo a' teachd an cuideachd no a' ſruthadh o fhìreanachadh, uchd-mhacachd agus naomhachadh, dearbh-bheachd air gràdh Dhé, sìth coguis, aoibhneas anns an Spiorad Naomh (1), fàs ann an gràs (2), agus buanachadh ann gu ruig a' chrìoch (3).

(1) Rom. v. i. Uime ſin air dhuinne bhi air ar fireanachadh tre chreidimh, tha ſìth againn re Dia, trid an Tighearn Ioſa Crioſd. *rann* 2. Tre 'm bheil againn mar an ceudra ſlighe tre chreidimh, chum a ghrais ſo anns am bheil ſinn 'nar ſeaſamh, agus a ta ſinn a' deanamh gairdeachais an dochas gloir Dhe. *rann* 5. Agus cha naraich an dochas, do bhrigh gu bheil gradh Dhe air a dhortadh a mach ann ar cridheachaibh tre 'n Spiorad naomh a thugadh dhuinne.

(2) Gnath-fhocail iv. 18. Tha ſlighe nam fìrean mar an ſolus dealrach, a dhealraicheas ni's mo agus ni's mo gu ruig an latha iomlan.

(3) 1 Eoin v. 13. Na nithe ſo ſcriobh mi d'ar-n-ionnſuidh a tha creidſinn ann ann an ainm Mic

Dhe; chum gu'm bi fios agaibh gu bheil a
)heatha mhairreannach agaibh.

37 C. *Ciod na fochairean a ta creidmhich*
*i' faghail o Chrìofd ri h-am am bais?*

*F.* Tha anama nan creidmheach ri
ı-àm am bàis air an deanamh iomlan
nn an naomhachd (1), is air ball a' dol gu
;lòir (2); agus a ta an cuirp, air dhoibh
)hi sìor-cheangailte ri Criofd (3), a' gabh-
il fois 'nan uaighibh (4), gu ruig an ais-
irigh (5).

(1) Eabh xii. 23. Agus gu Spioradaibh nam
ìrein air an deanamh foirfe.

(2) Phil. i. 23. Air dhomh bhi togarrach air
ubhal, agus bhi maille re Criofd.

(3) 1 Tefal. iv. 14. An droing a choidil ann
n Jofa, bheir Dia maille ris.

(4) Ifaiah lvii. 2. Siubhlaidh e ann an sìth,
abhaidh e fois 'na leabuidh, eadhon an duine
)irfe, efan a ta 'gimeachd anns an t-flighè
hìreich.

(5) Job xix. 26. Agus an deigh dhoibh fo mo
hroicionn a chnamh, gidheadh ann am fheoil
u 'm faic mi Dia.

38 C. *Ciod na fochairean a ta creid-*
*ıhich a' faghail o Chrìofd anns an ais-*
*irigh?*

*F.* 'San aifeirigh, bithidh na creid-
ıhich air dhoibh bhi air an togail fuas
nn an glòir (1), air an aideachadh gu fol-
ıifeach, is air an faoradh air la a' bhreith-

eanais(2), agus air an deanamh uile-bheannaichte ann an Dia a làn mhealtuinn (3) gu sìorruidh (4).

(1) 1 Cor. xv. 43, Cuirear e ann an eas-urram togar ann an gloir e.

(2) Mat. x. 32. Ge b'e dh' aidicheas mise an fianuis dhaoine aidichidh mise esan mar an ceudna am fianuis m' Athar a ta air nèamh.

(3) 1 Eoin iii. 2. 'Nuair a dh' fhoillsichea esan, bithidh sinn cosmhuil ris; cir chi sinn e ma a ta e.

(4) 1 Tesal. iv. 17, Agus mar sin bithidh sinn gu siorruidh maille ris an Tighearn.

39 C. *Ciod e' n dleasdanas a tha Dia a iarruidh air an duine?*

*F.* 'Se 'n dleasdanas a tha Dia ag iarruidh air an duine, ùmhlachd d' a thoil a t foillsichte (1).

(1) Micah vi. 8. Dh'fheuch e dhuit O dhuine ciod a tha maith, agus ciod a tha Jehobha 'g iarruidh ort, ach ceartas a dheanamh, tròcai a ghradhachadh, agus gluasad gu h-iriosal maill ri d' Dhia.

40 C. *Ciod an riaghailt ùmhlachd a thu Dia air tùs do 'n duine?*

*F.* B'i an riaghailt ùmhlachd a thug Dia air tus do'n duine, lagh nam modhanna (1).

(1) Rom. ii. 14. Oir an uair a ta na Cinnich aig nach 'eil lagh, a thaobh naduir, a' deanamh nan nithe a ta san lagh, air dhoibhsan

ohi gun lagh tha iad 'nan lagh dhoibh fein. *rann* 15. Muintir a ta nochdadh obair an lagha sgriobhta 'nan cridheachaibh.

41 C. *C' àit am bheil lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghear?*

*F.* Tha lagh nam modhanna air a chur sìos gu h-aithghearr anns na deich àitheantaibh (1).

(1) Deuteronomi x. 4. Agus ſgriobh e air na clàir a reir a cheud ſgriòbhaidh na deich aitheantan.

Mata xix. 17. Ma's àill leat dol a ſteach chum na beatha, coimhid na h-aitheanta.

42 C. *Ciod is ſuim do na deich àitheantaibh?*

*F.* 'Si is ſuim do na deich àitheantaibh, *An Tighearn ar Dia a ghradhachadh le'r n-uile chridhe, le'r n-uile anam, le'r n-uile neart, agus le'r n-uile inntinn; agus ar coimhearſnach a ghràdhachadh mar ſinn féin* (1).

(1) Mat. xxii. 37. Gràdhuichidh tu an Tighearn do Dhia le d'uile chridhe, agus le d' uile anam, agus le d'uil' inntinn: *rann* 38. Si ſo a' cheud *aithne* agus an àithne mhòr. *r.* 39. Agus is coſmhuil an dara rithe ſo, Gràdhuichidh tu do choimhearſnach mar thu féin. *r.* 40. Air an dà àithne ſo tha'n lagh uile, agus na fàidhean an crochadh.

43 C. *Ciod e roimh-radh nan deich àitheantan?*

*F.* Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan air a chur sìos anns na briathraibh ſo, "*Is miſe an Tighearna do Dhia, a thug a mach thu a tìr na h-Eiphit, a tigh na daorſa.*" (1).

(1) Ecſod. xx. 2.

44 C. *Ciod a tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagaſg dhuinn?*

*F.* Tha roimh-ràdh nan deich àitheantan a' teagaſg dhuinn, a chionn gur e Dia is Tighéarn ann, agus gur e is Dia agus Fear-ſaoraidh dhuinne, uime ſin gu bheil e dh'fhiachaibh oirnn aitheantan uile a choimhead (1).

(1) Deuteronomi xi. 1. Gràdhuichidh tu 'n Tighearna do Dhia, agus gleidhidh tu a churam, agus a reachdan, agus a bhreitheanais, agus aitheantan a ghnath.

Lucas 1. 74. Air bhi dhuinn air ar ſaoradh o laimh ar naimhde gu'n deanamaid ſeirbhis dha as eugmhais eagail. *rann.* 75. Ann an naomhachd agus ann am fireantachd 'na lathair fèin uile laithean ar beatha.

45 C. *Ciod i a' cheud àithne?*

*F.* 'Si a' cheud àithne, "*Na biodh Dée ſam bith eile agad a' m' làthair-ſa.*"

46 C. *Ciod a tha a' cheud àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha a' cheud àithne ag iarruidh oirnn aithneachadh (1), agus aideachadh gur

gur e Dia a mhain an Dia fior agus ar Dia-ne (2), agus aoradh is glòir a thoirt dha do rèir fin (3).

(1) 1 Eachrdraidh xxviii. 9. Agus thufa a Solamh a mhic, biodh aithne agad air Dia t-athar.

(2) Deuteronomi xxvi. 17. Rinn thu roghainn an diugh do'n Tighearna gu bhi 'na Dhia dhuit, agus gu gluafad 'na fhlighibh, agus gu reachdan a ghleidheadh, agus àitheanta, agus a bhreitheanais, agus gu èifdeachd r'a ghuth.

(3) Mata iv. 10. Bheir thu aòradh do'n Tighearna do Dhia, agus dhafan 'na aonar ni thu feirbhis.

47 C. *Ciod a tha a' cheud àithne a' toirmeafg?*

*F.* Tha a' cheud àithne a' toirmeafg an Dia fior àicheadh (1), no dearmad a dheanamh air aoradh agus glòir a thoirt da mar Dhia (2), agus mar ar Dia-ne (3); no'n t-aoradh agus a' ghlòir a dhlighear dhafan a mhain, a thoirt do neach air bith eile (4).

(1) Salm xiv. 1. Thubhairt an t-amadan 'na chridhe, Cha'n 'eil Dia ann.

(2) Rom. 1. 20. Chum gu biodh iad gun leithfgeul aca. *rann.* 21. Do bhrigh 'nuair a b'aithne dhoibh Dia, nach d'thug iad gloir dha mar Dhia.

(3) Salm lxxxi. 11. Gidheadh cha d'èifd mo fhluagh re m' ghuth agus cha do ghabh Ifrael rium.

(4) Rom. 1. 25. Muinntir a chaochail fìrinn Dè gu brèig, agus a thug aoradh agus a rinn ſeirbhis do'n chreutair ni's mò na do'n Chruithear, a ta beannuichte gu ſiorruidh.

48 C. *Ciod a tha gu ſònraicht' air a theagaſg dhuinn leis na brìathraibh ſo ſa' cheud àithne " a' m' lathair-ſa."*

*F.* Tha na briathra ſo ſa' cheud aithne " *a' m' lathair-ſa*" a teagaſg dhuinn, gu bheil Dia, d'an leir na h-uile nithe, a' toirt aire do'n pheacadh ſo, eadhon dia ſam bith eile bhi againn, agus gu bheil e ro dhiombach air a ſhon (1).

(1) Salm xliv. 20. Ma dhi-cuimhnich ſinne ainm ar Dè, no ma ſhìn ſinn ar làmha gu Dia coimheach, *rann.* 21. Nach rannſuich Dia ſo a mach?

49 C. *Ciod i'n dara àithne?*

*F.* 'Si 'n dara àithne, " *Na dhean dhuit fein dealbh ſnaidhte, no coſlas ſam bith a dh' aon ni, a ta ſna nèamhaibh ſhuas, no air an talamh ſhiòs, no ſna h uiſgeachaibh fuidh 'n talamh. Na crom thu fein sìos doibh, agus na dean ſeirbhis doibh : oir mis 'an Tighearna do Dhia, is Dia eudmhor mi, a' leantuinn aingidheachd nan aithriche air a' chloinn, air an treas, agus air a' cheathramh ginealach dhiubhſan a dh'fhuathaicheas mi ; agus a' nochdadh tròcair do mhiltibh dhiubh-ſan a*

*bràdhuicheas mi, agus a choimhideas m' aithnta"*

50 C. *Ciod a tha'n dara àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha'n dara àithne ag iarruidh gabhil ris gach uile ghnè aoraidh agus orduigh lhiadhaidh a dh' aithn Dia 'na fhocal (1), gus an coimhead agus an gleidheadh fìorghlan agus iomlan (2).

(1) Deuteronomi xxxii. 46. Socraichibh bhur cridhe air na focail uile air am bheil mise a' toirt ianuis 'nar measg air an la'n diugh, a dh'aithneas ibh d'ar cloinn a choimhead, a chum gu'n dean ad uile bhriathran an lagha so.

Mata. xxviii. 20. A' teagasg dhoibh gach uile iithe a dh' aithn mise dhuibh a choimhead.

(2) Deuteronomi xii. 32. Gach ni a tha mise g aithneadh dhuibh, thugaibh an aire gu'n dean ibh e; cha chuir thu ris, ni mo' bheir thu ni am bith uaith.

51 C. *Ciod a tha 'n dara àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha 'n dara àithne a' toirmeasg aoradh a thoirt do Dhia le dealbhadh (1), no air sheòl sam bith eile nach 'eil orduichte 'na fhocal (2).

(1) Deuteronomi iv. 15. Thugaibh uime sin an aire mhath dhuibh féin (oir cha 'n fhaca sibh gnè coslais sam bith anns an là air an do labhair an Tighearna ribh ann an Horeb). *rann* 16. Air

eagal gu 'n truaill ſibh ſibh fein, agus gu 'n dean ſibh dhuibh fein dealbh ſnaidhte.

(2) Coloſ. ii. 18. Na mealladh aon neach bhur duais uaibh, le irioſlachd thoileil, agus aoradh do ainglibh, a' foirneadh a ſteach gu *dàna* chum nan nithe nach fac e, gu dìomhain air a ſheideadh ſuas le inntinn f heolmhoir fein.

52 C. *Ciod na reuſoin a tha ceangailte ris an dara àithne?*

*F.* 'Siad na reuſoin a tha ceangailte ris an dara àithne ard-uachdranachd Dhè os ar cionn (1), a ſhealbh-chòir annainn (2), agus an t eud a ta aige d'a aoradh fèin (3).

(1) Salm xcv. 2. Thigeamaid 'na f hianuis le buidheachas, agus le Salmaibh togamaid ceol dha gu ſuilbhireach. *rann* 3. Oir is Dia mor an Tigharn, agus is Righ mor e oſcionn nan uile Dhe.

(2) Salm xlv. 11. Is eſan do Thighearn, thoirſa urram dha.

(3) Ecſod. xxxiv. 14. Oir cha dean thu aoradh do dhia ſam bith eile; oir an Tighearna, d'an ainm Eudmhor, is Dia eudmhor e.

53 C. *Ciod i an treas àithne?*

*F.* 'Si 'n treas àithne, " *Na tabhair ainm an Tighearna do Dhe an dìomhanas; oir cha mheas an Tighearna neo-chiontach eſan a bheir ainm an dìomhanas.*

54 C. *Ciod a tha 'n treas àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n treas aithne ag iarruidh ainm-

ean (1), buaidhean, feartan (2), orduighean (3), briathran (4), agus oibre Dhè a gnathachadh gu naomh, agus gu h-urramach (5).

(1) Salm xxix. 2. Thugaibh do 'n Tighearn a' ghlòir a's cubhaidh d'a ainm.

(2) Taisbean xv. 2. Is mòr agus is iongantach t' oibre, a Thighearna Dhè uile chumhachdaich, is ceart agus is fior do shligheansa, a Righ nan naomh. *rann* 4. Co air nach biodh eagal romhad, O Thighearn, agus nach d' thugadh glòir do t-ainm?

(3) Eclesiastes v. 1. Coimhid do chos an uair a thèid thu do thigh Dhe, agus bi ni's deise gu cluinntinn na gu ìobairt nan amadan a thabhairt.

(4) Salm cxxxviii. 2. Sleuchdaidh mi aig do theampull naomha, agus molaidh mi t' ainm air son do chaoimhneis-graidh, agus airson t' fhirinne: oir dh'ardaich thu t' fhocal os cionn t' ainme uile.

(5) Job xxxvi 24. Cuimhnich gu 'n ardaich thu obair-san, a chi daoine.

55 C. *Ciod a tha'n treas àithne a toirmeasg?*

*F.* Tha 'n treas àithne a' toirmeasg mi-naomhachadh no mi-ghnàthachadh ni sam bith leis am bheil Dia 'ga fhoillseachadh fèin (1).

(1) Malachi ii. 2. Mur eisd sibh, agus mur cuir sibh an suim i, chum gloir a thoirt do m' ainm-sa, deir Jehobhah Dia nan sluagh, cuiridh mise eadhon mallachd oirbh.

56 C. *Ciod an reuson a tha ceangailte ris an treas aithne?*

*F* Se 'n reuson a tha ceangailte ris an treas àithne, ge d' fheud luchd-briseadh na h-àithne so dol as o dhìoghaltas o laimh dhaoine, gidheadh nach fuiling an Tighearn ar Dia dhoibh dol as o cheart bhreitheanas fèin (1).

(1) Deuteronomi xxviii. 58. Mur d'thoir thu an aire uile bhriathran an lagha so a dheanamh a tha sgriobhta 'san leabhar so, a chum gu 'm bi eagal an ainm ghlòrmhor agus uamhasaich so ort, AN TIGHEARNA DO DHIA: *rann* 59. 'An sin ni an Tighearna do phlaighean iongantach.

57 C. *Ciod i a' cheathramh àithne?*

*F.* 'Si a' cheathramh àithne, "*Cuimhnich là na Sàbaid a naomhachadh, Sea laithéan saothraichidh tu, agus ni thu t' obair uile. Ach air an t-seachdamh là tha sàbaid an Tighearna do Dhè: air an la sin na dean obair sam bith, thu fein, no do mhac, no do nighean, d'oglach, no do bhanoglach, no d'ainmhidh, no do choigreach a ta 'n taobh a stigh do d' gheataibh; oir ann an sea laithibh rinn an Tighearna na neamhan agus an talamh, an fhairge, agus gach ni a ta annta*; *agus ghabh e fois air an t-seachdamh la*; *air an aobhar sin bheannaich an Tighearna la na Sàbaid agus naomhaich se e.*"

58 C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha a' cheathramh àithne ag iarruidh na h-amanna ſuidhichte a dh' orduich Dia 'na fhocal a choimhead naomha dha: gu ſònraichte aon la iomlan do na ſeachd laithibh, gu bhi 'na ſhabaid naomha dha fein (1).

(1) Lebhiticus xix. 30. Gleidhidh ſibh mo ſhàbaidean, agus bheir ſibh urram do m' ionad naomha; Is miſe an Tighearna.

Deuteronomi v. 12. Thoir an aire là na Sabaid a naomhachadh, mar a dh' aithn an Tighearna do Dhia dhuit.

59 C. *Ciod an là do na ſeachd laithibh a dh'orduich Dia gu bhi 'na shàbaid?*

*F.* O thoiſeach an t-ſaoghail gu aiſeirigh Chrìoſd, dh' orduich Dia an ſeachdamh là do'n t-ſeachduin; gu bhi 'na ſhàbaid (1), agus riamh o ſin gu ruig deireadh an t-ſaoghail, a' cheud là do 'n t-ſeachduin; 'ſi ſin ſàbaid nan Crioſduidhean (2).

(1) Geneſis ii. 3. Agus bheannaich Dia an ſeachdamh la, agus naomhaich ſe e; do bhri' gur ann air a ghabh e fois o obair uile, a chruthaich Dia agus a rinn e.

(2) Gniomh xx. 7. Agus an ceud la do 'n t-ſeachduin, air do na deiſciobluibh cruinneachadh an ceann a cheile a bhriſeadh arain, ſhearmonaich Pòl doibh.

Taisbean i. 10. Bha mi san Spiorad air la an Tighearna.

60 C. *Cionnas is còir an t-Sàbaid a naomhachadh?*

*F.* Is còir an t-Sàbaid a naomhachadh le tàmh naomh a ghabhail rè fad an là sin, eadhon o gach uile ghnothuch saoghalta agus cluiche a ta ceaduichte air laithibh eile (1), agus leis an uine uile a bhuileachadh ann an oibridh na diadhachd gu díomhair agus gu follaiseach (2), saor o mheud is a ta feumail a chaitheamh ann an oibribh na h-èigin agus na trocair (3).

(1) Lebhiticus xxiii. 3. Sè laithean nìthear obair, ach 'san t-seachdamh la *bithidh* sabaid fois, co-ghairm naomha; obair sam bith cha dean sibh *air.*

(2) Salm xcii. 1. Salm no laoidh air son latha na sabaid. Is maith an ni buidheachas a thabhairt do 'n Tighearna, agus cliu a thabhairt do t-ainmsa, O Thi a's airde; *rann* 2. Do chaoimhneas graidh a chur an ceill anns a' mhaduinn, agus t' fhirinn gach oidhche.

(3) Mata xii. 11. Cia agaibhs' an duine, aig am bi aon chaora, agus ma thuiteas i ann an slochd air la na sabaid, nach beir e orra, agus nach tog e nios i? *rann* 12. Nach mòr ma ta is fearr duine na caora? Uime sin a ta e ceaduichte maith a dheanamh air laithibh na Sabaid.

61 C. *Ciod a tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg?*

*F.* Tha a' cheathramh àithne a' toirmeasg
a dleasdanais a tha air an iarruidh oîrnn
dhearmad no dheanamh le mi-chùram (1),
n t-Sàbaid a mhi-naomhachadh le díomhan-
;, no le ni sam bith a dheanamh a ta cron-
.l (2), no le smuaintibh, briathraibh no
nìomharaibh neo-fheumail mu'r gnothuich-
ıh saoghalta, no ri cluiche agus sugradh(3).

(1) Mal. i. 13. Thubhairt sibh fos, Cia mor
ı sgìos e? agus shèid sibh uaibh; arsa Jehobhah
'ia nan sluagh! agus thug sibh do m' ionnsuidh
ı ni bha reubta, agus bacach, agus tinn; mar so
ıug sibh tabhartas: an gabh mise o'r laimh e,
·sa Jehobhah Dia nan sluagh?

(2) Esec. xxiii. 38. Thruaill iad m' ionad
ıomha air an là sin fein, agus mhi-naomhaich
d mo shabaidean.

(3) Isa. lviii. 13. Ma chumas tu air a h-ais do
ıas o'n t-sàbaid; o d' thoil fein a dheanamh air
o la naomha-sa; agus gun abair thu ris an
sàbaide, Toil-inntinn, agus ri fèill naomha
:hobhah, Urramach: agus gu toir thu onoir
ı'i, le fuireach air d' ais o d' gnothach; o lean-
inn do sholais, agus o labhairt bhriathra diomh-
n:

62 C. *Ciod na reusoin a tha ceangailte ris cheathramh àithne?*

*F.* 'Siad na reusoin a tha ceangailte ris a'
ıeathramh àithne, gu bheil Dia a' ceadach-
lh dhuinn Sèa laithe do 'n t seachduin air
n ar gnothuichean fèin (1), gu bheil e 'g

agradh còir àraid air an t-ſeachdamh la (2), gu d' thug e fèin duinn eiſempleir (3), agus gu do bheannuich e là na Sàbaide (4).

(1) Ecſod xxxi. 15. Se laithean feudar obair a dheanamh, ach 'ſan t-ſeachdamh ta Sàbaid f hoìs, naomha do 'n Tighearna. *rann* 16. Uime ſin coimhididh clann Iſraeil an t-Sabaid.

(2) Lebhit. xxiii. 3. Obair ſam bith cha dean ſibh *air*: is e ſàbaid an Tighearn e 'nar n-àitibh comhnuidh uile.

(3) Ecſod. xxxi. 17. Eadar miſe agus clann Iſraeil is comhar' i a chaoidh'; oir ann an Sè laithibh rinn an Tighearna na neamhan agus an talamh, agus air an t-ſeachdamh la ſguir e, agus ghabh e fois.

(4) Gen. ii. 3. Agus bheannaich Dia an ſeachdamh la, agus naomhaich ſe e.

63 C. *Ciod ì a' chuigeadh àithne?*

*F.* 'Si a' chuigeadh àithne, "*Tabhair onoir do t' athair, agus do d' mhathair; a chum as gu 'm bi do laithean buan air an fhearann a tha 'n Tighearna do Dhia a' toirt dhuit.*"

64 C. *Ciod a tha a' chuigeadh aithne ag iarruidh?*

*F.* Tha a' chuigeadh àithne ag iarruidh an t-urram a gleidheadh agus an dleaſdanas a choi-lionadh, a bhuineas do gach neach anns gach inbhe agus dàimh ſam bi iad, ma 's ann an inbhe aird (1), no 'n inbhe ioſail (2), no 'n coimeas inbhe (3).

(1) Eph. v. 21. Air dhuibh bhi ùmhal d'a chèile ann an eagal Dè. *rann* 22. A mhnai bithibh ùmhal d'ar fearaibh fein, mar do 'n Tighearn.

(2) Eph. vi. 1—5. A *chlann*, bithibh ùmhal d'ar parantaibh fein ſan Tighearn. A ſheirbhiseacha, bithibh ùmhal d'ar maighſtiribh a reir na feola.

Rom. xiii. 1. Biodh gach anam ùmhal do na h ard chumhachdaibh.

(3) Eph vi. 9. Agus a mhaighſtirean, deanaibhſe na nithe ceudna dhoibhſan, air dhuibh fios a bhi agaibh gu bheil bhur maighſtir fein air neamh mar an ceudna.

(4 Rom. xii. 10. *Bithibh* teo-chridheach d'a cheile le gradh brathaireil, ann an urram a' toirt toiſich gach aon d'a cheile.

65 C. *Ciod a tha a' chuigeadh àithne a' toirmeaſg?*

*F.* Tha a' chuigeadh àithne a' toirmeaſg ni ſam bith a dhearmad no dheanamh an aghaidh an urraim agus an dleaſdanais a bhuineas do gach neach, a réir an inbhe agus an daimh fa leith (1).

(1) Rom. xiii. 7. Air an aobhar ſin thugaibh do gach neach an dlighe fein; cain dhaſan d'an *dlighear* cain, cìs dhaſan d'an *dlighear* cìs, eagal dhaſan d'an *dlighear* eagal, agus urram dhaſan d'an *dlighear* urram. *rann* 8. Na biodh fiacha ſam bith aig aon neach oirbh, ach a mhain a cheile ghradhachadh.

66 C. *Ciod an reuſon a tha ceangailte ris a' chuigeadh àithne?*

F. 'Se 'n reuſon a tha ceangailte ris a' chuigeadh àithne, gealladh air ſaoghal fada agus ſoirbheachadh (a rèir mar a fhreagras ſin do ghlòir Dhè, is d'an leas féin), do uile luchd-coimhid na h-àithne ſo (1).

(1)Eph. vi. 2. Thoir onoir do t'athair agus do d'mhathair, (is i ſo a' cheud aithne le gealladh.) *rann* 3. Chum gu'n eirich gu maith dhuit, agus gu'm bi thu fad-ſhaoghalach air an talamh.

67 C. *Ciod i'n t-ſeathadh aithne?*

F. 'Si 'n t-ſeathadh àithne, "*Na dean mortadh*"

68 C. *Ciod a tha 'n t-ſeathadh àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n t-ſeathadh àithne ag iarruidh gach uile dhìchill laghail chum ar beatha fèin (1), is beatha dhaoin' eile a choimhead (2).

(1) Epheſ. v. 28. Is amhluidh ſin is còir do na fearaibh am mnai fein a ghradhachadh mar an cuirp fein. *rann* 29. Oir cha d' thug duine air bith riamh fuath d'a fheoil fein; ach altruimidh agus eiridnidh e i.

(2) Salm lxxxii. 3. Deanaibh ceartais do 'n bhochd agus do 'n dìlleachdan. *rann* 4. Teaſairgibh am bochd agus an t-ainnis.

Job xxix. 13. Thainig beannachadh an ti a bha ullamh gu baſachadh orm.

69 C. *Ciod a tha 'n t-ſeathadh aithne a' toirmeaſg ?*

*F.* Tha 'n t ſeathadh àithne a' toirmeaſg ar beatha féin, no beatha ar coimhearſnaich a thoirt air falbh (1), gu h-eucorach (2), no ni ſam bith a chuidicheas gu ſin a dhean-amh (3).

(1) Gniomh vi. 28. Ghlaodh Pòl le guth ard ag radh, Na dean cron ſam bith ort fein.

(2) Gen. ix. 6. Ge b'e dhòirteas fuil duine, le duine doirtear f huilſan.

(3) Gnath-Fhocail xxiv. 11. Ma dhearmadas tu iadſan a thearnadh a thairnear chum bàis agus iadſan a tha ullamh gu bhi air am marbhadh: *rann.* 12. Ma their thu, Feuch, cha robh ſios againn air ſo; nach toir eſan a chothromaicheas an cridhe fa'near ?

70 C. *Ciod i 'n t-ſeachdamh aithne ?*

*F.* 'Si 'n t-ſeachdamh àithne, " *Na dean adhaltrannas.*"

71 C. *Ciod a tha 'n t-ſeachdamh àithne ag iarruidh ?*

*F.* Tha 'n t ſeachdamh àithne ag iar-ruidh ar geanmnuidheachd féin (1), is geanmnuidheachd ar coimhearſnaich a choimhead (2), ann an cridhe (3), an cainnt (4), agus am beuſaibh (5).

(1) 1 Teſ. iv. 4. Gu'm b' aithne do gach aon

agaibh a ſhoitheach ſein a ſhealbhacbadh ann an naomhachd, agus ann an onoir.

(2) Eph. v. 11 Agus na biodh comh-chomunn agaibh re oibribh neo-tharbhach an dorchadais, ach gu ma fearr leibh an cronachadh. *rann* 12. Oir is graineil eadhon r' an innſeadh na nithe a ta, air an deanamh leo os ìoſal.

(3) 2 Tim. ii. 22. Teich uime ſin o ana-mhiannaibh na h-oige; ach lean ſireantachd, creidimh gradh.

(4) Col. iv. 6. Biodh bhur comhradh a ghnàth ann an gras, air a dheanamh blaſda le ſalann.

(5) 1 Phead. iii. 2 'Nuair a bheachdaicheas iad air bhur caitheadh-beatha gheanmnuidh maille re h-eagal.

72 C. *Ciod a tha 'n t-ſeathdamh àithne a' toirmeaſg?*

*F.* Tha 'n t-ſeachdamh àithne a' toirmeaſg gach uile ſmuain (1), bhriathar (2), agus ghnìomh neo-gheanmnuidh (3).

(1) Mat v. 28. Ge b'e neach a dh' amhairceas air mnaoi chum a miannachadh, rinn e adhaltranas leatha cheana 'na chridhe.

(2) Eph. v. 4. No draoſdachd, no comhradh amaideach, no bao-ſhùgradh, nithe nach 'eil iomchuidh.

(3) Eph. v. 3. Na biodh ſtrìopachas, agus gach uile neo-ghloine, no ſannt, uiread as air ainmeachadh 'nar meaſg.

73 C. *Ciod i 'n t-ochdamh àithne?*

a theaghlaich, dh' aicheadh e'n creidimh agus is miosa e na anacreideach.

(2) Gnath-Fhocail xxviii. 19. An ti a leanas an dèigh dhaoine dìomhain, bithidh bochdainn gu leor aige.

Gnath-Fhocail xxi. 6. Ionmhasan fhaotainn le teangaidh bhreugaich, is dìomhanas e air a luasgadh a null agus a nall aig an droing a dh' iarras am bas.

Job xx. 19. A chionn gu 'n d' rinn e foireigin, gu'n do thrèig e na bochdan, le h-ainneart, gu 'n d' thug e air falbh tigh nach do thog e ; *rann* 20. Oir cha mhothaich e suaimhneas 'na chom.

76 C. *Ciod ì 'n naothadh àithne?*

F. 'Si 'n naothadh àithne, " *Na tabhair fianuis bhréige 'n aghaidh do choimhearsnaich.*"

77 C. *Ciod a tha 'n naothadh àithne ag iarruidh?*

F. Tha 'n naothadh àithne ag iarruidh an fhirinn a choimhead eadar duin' is duine (1), agus ar deagh ainm fein (2), is deagh ainm ar coimhearsnaich a sheasamh (3), gu sònraichte ann am fianuis a thabhairt (4).

(1) Sech. viii. 16. Labhraibh gach neach an fhirinn r'a choimhearsnach.

(2) 1 Phead. iii. 16. Air dhuibh deagh choguis a bhi agaibh, chum 'nuair a tha iad a' labhairt uilc nar n-aghaidh, mar luchd mi-ghnìomh gu 'n

gabh iadſan nàire a tha toirt toibheim d' ar deadh chaitheadh-beatha ann an Criosd.

Gniomh xxv. 10 An ſin a dubhairt Pòl, Tha mi m' ſheaſamh aig caithir-bhreitheanais Cheaſair; air na h-Iudhachaibh cha d' rinn mi eucoir ſam bith.

(3) 3 Eoin 12. Tha deadh theiſteas air Demetrius o na h-uile, agus o 'n fhirinn fein; agus tha ſinne *mar an ceudna* a' deanamh ſianuis.

(4) Gnath-Fhocail xiv. 5. Cha dean an fhianuis dhìleas breug. *rann* 25. Saoraidh ſianuis fhior anama.

78 C. *Ciod a tha'n naothadh àithne a' toirmeaſg?*

*F.* Tha'n naothadh aithne a' toirmeaſg gach ni a bhios cronail do 'n fhirinn(1), no a ni coire d' ar deagh ainm fein (2), no do dheagh ainm ar coimhearſnaich (3).

(1) Rom. iii. 13. Labhair iad cealg le'n teangaibh.

(2) Job xxvii. 5. Nar leigeadh Dia gu'n ſaorainn ſibh; gus am bàſaich mi, cha 'n atharraich mi m' ionracas uam.

(3) Salm xv. 3. Eſan nach dean cùl-chaineadh le theangaidh, nach dean olc d'a charaid, agus nach tog droch ſgeul air a choimhearſnaich.

79 C. *Ciod i 'n deicheamh àithne?*

*F.* 'Si 'n deicheamh àithne, "*Na ſanntaich tigh do choimhearſnaich; na ſanntaich bean do choimhearſnaich, no oglach, no bhanoglach, no dhamh, no aſal, no aon ni a's le do choimhearſnaich.*

80 C. *Ciod a tha'n deicheamh àithne ag iarruidh?*

*F.* Tha 'n deicheamh àithne ag iarruidh bhi làn thoilichte le'r ſtaid fein (1), agus rùn ceart agus ſeirceil a bhi aguinn n'ar cridhe do'r coimhearſnach is do gach ni a bhuineas da (2).

(1) Eabh. xiii. 5. *Biodh bhur* caitheadh-beatha gun ſannt, agus bithibh toilichte leis na nithibh a tha làthair agaibh.

(2) Rom. xii. 15 Deanaibh gairdeachas maille riu-ſan a ta re gairdeachas, agus caoidh maille riu-ſan a ta re caoidh.

1 Cor. xiii. 4. Tha'n gràdh fad-fhulangach, agus caoimhneil; cha ghabh an gràdh farmad, cha dean an gràdh ràiteachas, cha 'n 'eil e air a ſheideadh ſuas. *rann* 5. Cha ghiulain ſe e ſein gu mi-chiatfach, cha'n iarr e na nithe ſin a bhuineas da fein, cha'n 'eil e ſc-bhroſnachaidh *chum feirge*, cha ſmuainich e olc ſam bith; *rann*. 6. Cha dean e gairdeachas ſan eacoir, ach ni e gairdeachas ſan fhìrinn.

81 C. *Ciod a tha'n deicheamh àithne a' toirmeaſg?*

*F.* Tha'n deicheamh àithne a' toirmeaſg gach uile thalach air ar ſtaid fein (1), farmad agus doilghios air ſon maith ar coimhearſnaich (2), agus gach togradh is rùn eacneaſda do ni ſam bith a ta aige (3).

(1) 1 Corint. x. 10. Agus na deanaibhſe gearan, mar a rinn cuid diubhſan gearan, agus a ſgrioſadh iad leis an ſgrioſadair.

(2) Galat. v. 26. Na bitheamaid dèidheil air glòir dhiomhain, a' brosnuchadh a chèile, a' gabhail farmaid r'a cheile.

(5) Colos. iii. 5. Uime sin claoidhibh bhur buill a ta air an talamh, striòpachas, neo-ghloine, fonn-collaidh, ana mhianna, agus sannt, ni a's iodhol-aoradh.

82 C. *Am bheil neach sam bith comasach air aitheanta Dhe a choimhead gu foirse?*

*F.* O leagadh ar ceud sinnseara, cha 'n 'eil neach sam bith nach 'eil ach na dhuine a mhàin, comasach air àitheanta Dhé a choimhead gu foirfe sa' bheatha so (1), ach tha na h-uile gach là 'gam briseadh ann an smuain (2), ann am briathar (3), is ann an gniomh (4).

(1) Eclcs. vii. 20. Oir cha 'n 'eil duine ceart air an talamh a' ni maith, agus nach peacaich.

(2) Gen. viii. 21. *A ta* smuainte cridhe an duine olc o òige.

(3) Seum. iii. 8. Ach ni'n comasach do dhuine air bith an teanga cheannsachadh; is olc do-chasgaidh i làn do nimh marbhtach.

(4) Seum. iii. 2. Oir ann am mòran nithe tha sinn uile ciontach.

83 C, *Am bheil gach uile bhrisеadh an lagha coimeas ann an uamharachd?*

*F.* Tha cuid do pheacaibh ionnta féin, agus le iomadh gnè antromachaidh, ni 's uamhara na chéile am fianuis Dè (1).

(1) Eoin. xix. 11. An ti a thug mise thair is

dhuit, tha aige-ſan am peacadh a 's mò.

84 C. *Ciod a tha gach aon pheacadh a toilltinn ?*

*F.* Tha gach aon pheacadh a' toilltinn feirge agus mallachaidh Dhè, araon anns a bheatha ſo, agus anns a' bheatha a ta r teachd (1),

(1) Gal. iii. 10. Is malluichte gach uile neach nach buanaich anns na h-uile nithibh a ta ſgrìobhta ann an leabhar an lagha chum an deanamh.

Mat. xxv. 41. An ſin a deir e mar an ceudna riuſan air an laimh chli, Imichibh uam, a ſhluagh malluichte, dh'ionnſuidh an teine ſhiorruidh, a dh' ulluicheadh do'n diabhol agus d'a ainglibh.

85 C. *Ciod a tha Dia ag iarruidh uainn chum as gu feud ſinn dol as o fheirg agus o mhallachadh ſan a thoill ſinn le'r peacaibh ?*

*F.* Chum dol as o fheirg agus o mhallachadh Dhè a thoill ſinn le'r peacaibh, tha Dia ag iarruidh uainn creidimh ann an Ioſa Crioſd, aithreachas chum beatha (1), maille ri gnàthachadh dichiollach gach meadhoin o'n leith muigh leis am bheil Crioſd a' pàirteachadh ruinn ſhochairean na ſaorſa (2).

(1) Gniomh. xx. 21. A' deanamh fianuis araon do na h-Iudhaich, agus do na Greugaich, mu aithreachas a thaobh Dhè, agus *mu* chreidimh a thaobh ar Tighearn Ioſa Crioſd.

(2) Gnath-Fhocail. ii. 1. A Mhic, ma ghabh-

s tu mo bhriathra-ſa, agus ma dh' fholuicheas
ı m'àitheanta maille riut. *rann* 2. Air chor as
u'n aom thu do chluas re gliocas, gu'n leag thu
o chridhe air tuigſe; *rann* 3. Seadh, re eolas
ıa dh'eigheas tu, re tuigſe ma thogas tu ſuas do
huth; *rann* 4. Ma dh' iarras tu i mar airgiod,
gus ma rannſaicheas tu air a ſon, mar airſon
ınmhaſan folaichte; *rann* 5. An ſin tuigidh tu
ıgal an Tighearna, agns gheibh thu eòlas Dè.

86 C. *Ciod e creidimh ann an Ioſa Crioſd?*

*F.* Creidimh ann an Ioſa Crioſd, is gràs
ıinteil e (1), leis am bheil ſinn a' gabhail
is (2), agus ag earbſa as 'na aonar air ſon
ainte (3), mar a ta e air a thairſgeadh dhuinn
nns an t-ſoisgeul (4).

(1) Eabh. x. 39. Ach cha'n 'eil ſinne do 'n
ream ſin a philleas air an ais chum ſgrios; ach
o'n dream a chreideas chum ſlànuchaidh an anama.

(2) Eoin. I. 12. A mheud 's a ghabh ris, thug
dhoibh cumhachd a bhi 'nan cloinn do Dhia,
*adhon* dhoibhſan a ta creidſinn 'na ainm.

(3) Philip. iii. 9. Agus gu faighear annſan mi,
un m' fhìreantachd fein agam, a ta o'n lagh
ch an *fhireantachd* ſin a ta tre chreidimh Chrioſd,
n fhìreantachd a ta o Dhia tre chreidimh.

(4) Iſa. xxxiii. 22. Oir is e Jehobhah ar breith-
amh; is e Jehobhah ar fear-reachd; is e Je-
ıobhah ar righ; ni e ar tearnadh.

87 C. *Ciod e aithreachas chum beatha?*

*F.* Aithreachas chum beatha, is gràs

ſlàinteil e (1), leis am bheil am peacach (air
dha mothachadh ceart a ghabhail d'a pheacadh
(2), agus do throcair Dhé ann an
Criosd (3), le doilghios agus fuath d' a pheacadh,
a' pilleadh uaith gu Dia (4), le làn
rùn agus dìchioll air nuadh umhlachd a
thoirt da (5).

(1) Gniomh xi. 18. Thug Dia ma ſeadh mar an ceudna do na cinneachaibh aithreachas chum na beatha.

(2) Gniomh ii. 37. A nis an uair a chual iad *so*, bha iad air am bioradh 'nan cridhe, agus a dubhairt iad re Peadar, agus ris a' chuid eile de na h-abſtolaibh, fheara agus a bhraithre, ciod a ni ſinn?

(3) Joel ii. 13. Reubaibh bhur cridhe 's na h-iad bhur n-eudaichean; agus pillibh ris an Tighearna bhur Dia; oir tha e trocaireach agus iochdmhor, mall a chum feirge, 's làn do chaomhalachd, is gabhaidh e aithreachas mu'n olc.

(4) Jerem. xxxi. 18. Pill thuſa mi, agus bithidh mi air mo philleadh; oir is tu an Tighearn mo Dhia. *rann* 19. Gu deimhin an deigh dhomh bhi air mo philleadh, ghabh mi aithreachas: agus an deigh dhomh bhi air mo theagaſg, bhuail mi air mo leis; bha nair orm, ſeadh fòs geur-amhluadh, a chionn gu do ghiulain mi maſladh m' oige.

(5) Salm cxix. 59. Chnuaſaich mi mo ſhlighean, agus phill mi mo chosa re d' theiſteaſaibh.

88 C. *Ciod na meadhona o 'n leth muig*

*s am bheil Criosd a' pàirteachadh ruinn ochairean na saorsa?*

F. 'Siad na meadhona o 'n leth muigh s am bheil Criosd a pàirteachadh ruinn ochairean na saorsa, orduighean fein, gu àraid am focal, na sacramainte, agus urnigh; a ta uile air an deanamh eifeachdach um slàinte do na daoinibh taghta (1).

(1) Gniomh ii.. 41. An sin bhaisteadh iadsan ghabh r'a fhocal gu toileach. *rann* 42. Agus uanaich iad gu seasmhach ann an teagasg nan stol, agus ann an comhchomunn, agus ann am isteadh arain, agus ann an ùrnuighibh.

89 C. *Cionnas a tha 'm focal air a dheanmh eifeachdach chum slainte?*

F. Tha Spiorad Dhè a' deanamh leughdh an fhocail, ach gu h-àraid a shearmonhaidh 'na mheadhon èifeachdach chum acaich a thoirt gu mothachadh is gu iomchadh (1), agus gu 'n togail suas ann an iomhachd is an cof hurtachd (2), tre chreidh, chum slàinte (3).

(1) Salm xix. 7. Is iomlan lagh an Tighearna, iompochadh an anama; *tha* fianuis an Tighrna cinnteach, a' deanamh a' bhaoghalta glic.

(2) 1 Tesal. i. 6. Agus rinneadh sibh 'nar chd leanmhuinn oirnne, agus air an Tighearn, uair a ghabh sibh ris an fhocal ann am mor nhghar, le h-aoibhneas an Spioraid naoimh.

(3) Rom. i. 16. Oir cha 'nàr leamsa soisgeu Chriosd; oir is e cumhachd Dhè e chum slaint do gach neach a cheideas.

90 C. *Cionnas is còir am focal a leughadh agus èisdeachd chum 's gu bi e èifeachdach chum slainte?*

*F.* A chum 's gu bi am focal èifeachdach chum slainte, is feumail duinn aire a thoir da le dúrachd (1), ulluchadh (2), agus ur nuigh (3), a ghabhail thugainn le creidimh (4), agus gràdh (5), a thasgaidh 'nar cridh eachaibh (6), agus a chur an gniomh 'nar caithe-beatha (7).

(1) Gnath-Fhocail viii. 34. Is beannuichte an duine a dh' èisdeas rium, a deanamh faire aig mo gheataibh gach la, a feitheamh aig ursainnibh mo dhorsa.

(2) 1 Phead. ii. 1. Uime sin a' cur uaibh gach uile mhioruin, agus gach uile mhealtoireachd, agus chealg, agus fharmada, agus gach uile anacainnt *rann* 2. Mar naoidheana air an ùr-bhreith iarraibh bainne fior-ghlan an fhocail, chum as gu fas sibh leis

(3) Salm cxix. 18. Fosgail mo shuilean, chum gu faic mi nithe iongantach o d' lagh.

(4) Eabh iv. 2. Cha robh tairbhe dhoibh ann an fhocal a chaidh shearmonachadh, do bhrigh nach robh e air a mheasgadh le creidimh anns an droing a chual e.

(5) 2 Tesal. ii. 10. A chionn nach do ghabh iad gradh na firinn, chum gu slanuichteadh iad.

(6) Salm cxix. 11. A' m' chridhe dh' fholuic

ri t' fhocal, chum nach peacaichinn a' t' aghaidh.

(7) Seum i. 25. Ach ge b'e bheachdaicheas gu urachdach air lagh diongmhalta na saorsa, agus bhuanaicheas *ann* gun e bhi 'na fhear-èisdeachd earmadach, ach 'na fhear-deanamh na h-oibre, thidh an duine so beannuichte 'na dheanadas.

91 C. *Cionnas a tha na sàcramainte air an anamh 'nam meadhonaibh èifeachdach chum àinte?*

*F.* Tha na sacramainte air an deanamh am meadhonaibh éifeachdach chum slainte na 'n ann o bhrigh sam bith annta fèin, no n ti a fhritheileas iad (1), ach tre bheannhadh Chriosd a mhain, agus oibreachadh Spioraid annta-san a ghabhas iad le creidh (2).

(1) 1 Cor. iii. 7. Uime sin ma seadh, cha 'n l anns an ti a shuidhicheas no anns an ti a dh' gicheas, brìgh sam bith; ach ann an Dia a ta rt an fhais.

(2) 1 Phead. iii. 21. Tha 'm baisteadh, mar imhlachas a tha coimh-fhreagadh dha so (cha e cur dhinn sal na feola, ach freagradh deadh oguis thaobh Dhè,) nis 'gar tearnadhne, tl aiseirigh Iosa Criosd.

92 C. *Ciod e sàcramaint?*

*F.* Ordugh naomh a chuireadh air chois l Criosd, anns am bheil Criosd agus sochairei a chumhnainte nuaidh, air an samhlachai (1), air an daighneachadh, agus air an

cur ris na creidmhich le comharaibh faicſin neach (2).

(1) Gen. xvii, 10. So mo cho' cheangal choimheadas ſibh eadar miſe agus ſibhſe, agus d ſhliochd a' d' dhèigh ; Gu 'n timchioll ghearra gach leanabh mic 'nar meaſg.

(2) Rom. iv. 11. Agus fhuair e comhar a timchioll-gearraidh, ſeula fireantachd a' chreidim a bha aige ſan neo-thimchioll-ghearradh.

93 C. *Ciod iad ſàcramainte an Tiomnaid Nuaidh?*

*F.* 'Siad sàcramainte an Tiomnaidh Nu aidh, Baiſteadh (1), agus Suipeir an Tigh earna (2).

(1) Marc xvi. 16. Ge b'e chreideas agus bhaiſtear, ſaorar e.

(2) 1 Corint. xi. 23. Oir fhuair miſe o Tighearn an ni mar an ceudna a thug mi dhuibh gu 'n do ghlac an Tighearn Ioſa aran anns a oidhche an do bhrathadh e.

94 C. *Ciod e 'm baiſteadh?*

*F.* Is sàcramaint e, anns am bhe ionnlad le h-uiſge, ann an ainm an Atha agus a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh (1 a' ciallachadh, agus a' daingneachadh, g bheil ſinn air ar ſuidheachadh ann an Crioſ agus 'nar luchd co'-pairt do ſhochairib cùmhnainte nan gràs, (2), agus gu bh ſinn fuidh ghealladh do'n Tighearna gu ſinn leis-ſan (3).

(1) Mat. xxviii. 19. Uime ſin imichibhſe, agus leanaibh deiſciobuil do gach uile chinneach, 'gam baiſteadh ann an ainm an Athar, a' Mhic, agus an Spioraid Naoimh.

(2) Rom. vi. 3. Nach 'eil fhios agaibh, a mheud againn is a bhaiſteadh ann an Ioſa Crioſd, gu 'n do bhaiſteadh chum a bhais ſinn.

(3) Rom. vi. 4. Air an aobhar ſin dh' adhlaiceadh ſinn maraon ris tre 'n bhaiſteadh chum bais: ionnas mar a thogadh Crioſd ſuas o na marbhaidh le gloir an Athar, mar ſin gu gluaiſeamaidne mar an ceudna ann an nuadhachd beatha.

95 C. *Cò da 'n còir am baiſteadh a fhrithealàdh?*

*F.* Cha chòir am baiſteadh a fhrithealadh do neach air bith a tha 'n taobh a muigh do 'n eaglais fhaicſinnich, gus an aidich e a chreidimh ann an Crioſd, agus umhlachd dha (1), ; ach is còir naoidheana na muinntir a ta 'nam buill do 'n eaglais fhaicſinnich a bhaiſteadh (2).

(1) Gniomh ii. 41. An ſin bhaiſteadh iadſan a ghabh r' a fhocal gu toileach.

(2) Gen. xvii. 7. Agus daighnichidh mi mo choi'cheangal eadar mis' agus thuſa, agus do ſhliochd a' d' dhèigh 'nan ginealachaibh, mar choi'-cheangal ſiorruidh, gu bhi 'm Dhia dhuitſe, agus do d' ſhliochd a' d' dhèigh. *rann* 10. So mo choi'-cheangal a choimheadas ſibh eadar miſe agus ſibhſe, agus do ſhliochd a' d' dhèigh; Gu 'n imchioll-ghearrar gach leanabh mic 'nar meaſg,

Gniomh ii. 38. An ſin a dubhairt Peadar riu, Deanaibh aithreachas, agus bithibh air bhur baiſteadh gach aon agaibh ann an ainm Ioſa Crioſd, chum maitheanas peacaidh, agus gheibh ſibh tiodhlacadh an Spioraid Naoimh. *rann* 39. Oir a ta 'n gealladh dhuibhſe agus d' ar cloinn, agus do na h-uile a ta fad o laimh, eadhon a mheud 'ſa ghairmeas an Tighearn ar Dia.

96 C. *Ciod i ſuipeir an Tighearna?*

*F.* Is sàcramaint i, anns am bheil bàs Chrìoſd air fhoillſeachadh (1), le aran agus fìon a thabhairt agus a ghabhail a rèir orduigh féin; agus tha iadſan a ghabhas ſo gu h iomchuidh, air an deanamh (cha'n ann air mhodh feòlmhor, ach tre chreidimh) nan luchd co'-pairt d' a chorp agus d'a fhuil-ſan, le uile ſhochairibh, chum am beathachaidh ſpioradail, agus am fàs ann an gràs (2).

(1) Luc. xxii. 19. Agus ghlac e aran, agus an déigh buidheachas a thabhairt, bhris e, agus thug e dhoibhſan e, ag radh 'ſe ſo mo chorpſa a ta air a thoirt air bhur ſonſa: deanuibh ſo mar chuimhneachan ormſa. *rann* 20. Agus mar an ceudna an cupan, an deigh na ſuipeir, ag radh, Is e 'n cupan ſo an tiomnadh nuadh ann am fhuilſe, a dhoirteadh air bhur ſonſa.

(2) 1 Cor. x. 16. Cupan a bheannachaidh, a ta ſinne a' beannachadh, nach e comunn fola Chrioſd e? An t-aran a ta ſinn a' briſeadh, nach e comunn cuirp Chrioſd e?

97 C. *Ciod is feumail a dheanamh chum*

*ſuipeir an Tighearna a ghabhail gu h-iomchuidh?*

*F.* Is feumail doibhſan leis am b'àill ſuipeir an Tighearna a ghabhail gu h-iomchuidh, iad féin a cheaſnachadh do thaobh an eòlais chum corp an Tighearna aithneachadh (1), do thaobh an creidimh chum an t-anam a bheathachadh leis (2), do thaobh an aithreachais (3), an gràidh (4), agus an nuadh-ùmhlachd (5); air eagal, air teachd dhoibh gu neo-iomchuidh, gu'n ith agus gu'n òl iad breitheanas dhoibh fèin (6).

(1) 1 Cor. xi. 28. Ach ceaſnuicheadh duine e fein, agus mar ſin itheadh e do 'n aran *ſo*, agus oladh e do 'n chugan ſo. *rann* 29. Oir ge be dh' itheas agus a dh' òlas gu neo-iomchuidh, tha e 'g itheadh agus ag òl breitheanais dha fein, do bhrigh nach 'eil e a deanamh aithneadh air corp an Tighearna.

(2) 2 Cor. xiii. 32. Ceaſnuichibh ſibh fein, am bheil ſibh ſa' chreidimh.

(3) 1 Cor. xi. 31. Oir nan d'thugamaid breth oirnn fein, cha d' thugtadh breth oirnn.

(4) 1 Cor. xi. 18, Oir air tùs, air cruinneachadh dhuibh an ceann a chèile ſan eaglais, tha mi cluinntinn gu bheil roinnean 'nar meaſg. *rann* 20. Uime ſin an uair a thig ſibh an ceann a cheile do aon àit, cha 'n e ſin ſuipeir an Tighearna itheadh.

(5) 1 Cor. v. 8. Uime ſin cumamaid an fheill, na b' ann le ſean thaois ghoirt, no le taois ghoirt a' mhioruin agus an uilc; ach le *aran* neo-ghoirtichte an treibhdhireis agus na firinn.

(6) 1 Cor. xi. 27. Uime ſin ge b' e neach a dh' itheas an t-aran ſo, agus a dh' òlas an cupan *ſo* an Tighearna gu neo-iomchuidh, bithidh e ciontach do chorp agus do fhuil an Tighearna.

98 C. *Ciod i urnuigh ?*

*F.* 'Si urnuigh bhi cur ſuas ar n-ath-chuinge ri Dia (1), air ſon nithe do réir a thoile, (2), ann an ainm Chrìoſd, (3), ag aideachadh ar peacaidh (4), agus a' toirt buidheachais da airſon a thiodhlaca (5).

(1) Salm lxii. 8. Cuiribh air gach am bhur dòigh ann, O a ſhluagh ; doirtibh a mach bhur cridhe 'na fhianuis ; tha Dia na thearmunn duinn.

(2) Rom. viii. 27. Agus is aithne dhaſan a ta rannſachadh nan cridheachan ciod i inntinn an Spioraid, do bhrigh gu bheil e a' deanamh eadar-ghuidhe air ſon nan naomh a rèir *toil* Dè.

(3) Eoin. xvi. 23. Ge b'e nithe dh'iarras ſibh air an Athair ann am ainmſe, bheir e dhuibh iad.

(4) Dan. ix. 4. Agus rinn mi urnaigh ris an Tighearna mo Dhia, agus rinn mi m'aidmheil.

(5) Philip. iv. 6. Na biodh ro-chùram ni ſam bith oirbh ; ach ſan uile ni le h-ùrnuigh agus aſluchadh maille re breith-buidheachais, biodh bhur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia.

99 C. *Ciod an riaghailt a thug Dia dhuinn 'gar ſeòladh ann an urnuigh a dheanamh ?*

*F.* Tha focal Dé gu h-uile 'gar seòladh ann an urnuigh a dheanamh (1); ach is i'n riaghailt shònraichte a sheolas sinn, an urnuigh sin a theagaisg Criosd d'a dheisciobluibh, ri'n goirear gu coitchionn *urnuigh an Tighearna* (2).

(1) Eoin v. 14. Agus is e so an dòchas a ta againn annsan, ma dh'iarras sinn ni sam bith a rèir a thoile gu'n èisd e ruinn.

(2) Mata. vi. 9. Air an aobhar sin deanaibhse ùrnuigh air a mhodh so: Ar n-Athair a ta air nèamh, gu naomhaichear t' ainm.

100. C. *Ciod a tha ròimh-ràdh urnuigh an Tighearna a' teagasg dhuinn?*

*F.* Tha roimh ràdh urnuigh an Tighearna (eadhon *Ar n-* "*Athair a ta air nèamh,*") a' teagasg dhuinn teachd am fagus do Dhia leis gach uile urram naomh agus muinghin (1), mar chloinn chum an Athar (2), a ta comasach agus toileach air cuideachadh leinn (3), agus gur còir dhuinn urnuigh a dheanamh maille ri daoin' eile, agus air an son (4).

(1) Isa. lxiv. 9. Na biodh corruich ort, O Jehobhah, gus a' chuid is faide; agus na cuimhnich gu siorruith aingeachd. Feuch, amhairc oirn, guidheamaid ort, is sinne uile do shluagh.

(2) Luc. xi. 13. Air an aobhar sin ma 's aithne dhuibhse a ta olc, tiodhlacan maithe a thoirt d'ar cloinn, nach mòr is mò na sin a bheir bhur n'-

Athair nèamhaidh an Spiorad naomh dhoibhſan a dh'iarras e ?

(3) Rom. viii. 15. Oir cha d' fhuair ſibh Spiorad na daorſa a rìs chum eagail ; ach fhuair ſibh ſpiorad na h-uchd-mhacachd, tre 'n glaodh ſinn, Abba, Athair.

(4) Eph. vi. 18. A' deanamh ùrnuigh a ghnàth leis gach uile gnè ùrnuigh agus aſluchaidh ſan Spiorad, agus a' deanamh faire maille ris gach uile bhuanachadh, agus guidheadh air ſon nan naomh uile.

101. C. *Ciod a tha ſinn a' guidheadh anns a' cheud iarrtus ?*

*F.* 'Sa cheud iarrtus (eadhon, "*Gu naomhaichear t'ainm,*") tha ſinn a' guidheadh gu ma toil le Dia ſinne agus daoin' eile a dheanamh comaſach air e fein a ghlorachadh anns gach aon ni leis am bheil e 'ga fhoillſeachadh féin (1); agus gu ſtiùradh e na h-uile nithe chum a ghlòire fein (2).

(1) Salm lxvii. 1. Gu deanamh Dia tròcair oirnn, agus gu beannaicheadh e ſinn ! agus gu d' thugadh e air a ghnùis dealrachadh oirnn ! *rann* 2. Chum gu'n aithnichear do ſhlighe air an talamh, do ſhlàinte am meaſg nan uile chinneach. *rann* 3. Moladh na ſlòigh thu, a Dhe ! moladh na ſlòigh uile thu !

(2) Rom. xi. 36. Oir is ann uaitheſan agus trìdſan, agus air a ſhonſan *a ta* na h-uile nithe ; dhaſan gu robh glòir gu ſiorruidh. Amen.

102 C. *Ciod a tha ſinn a' guidheadh anns an dara iarrtus ?*

*F.* 'San dara iarrtus (eadhon "*Gu tigeadh do rioghachd*") tha ſinn a' guidheadh, gu biodh rioghachd Shatain air a ſgrios (1), agus rioghachd nan grâs air a meudachadh, (2), gu bi ſinn fein is daoin' eile air ar toirt d' a h-ionnſuidh, agus air ar coimhead innte (3); agus gu biodh rioghachd na glòire air a luathachadh (4).

(1) Salm lxviii. 1. Eireadh Dia ! biodh a naimhdean air an ſgapadh ! agus teicheadh iad-ſan aig am bheil fuath dha, o ghnuis !

(2) Salm li. 18. Dean maith, a' d' dheadh-ghean, do Shion, tog ſuas ballacha Jeruſaleim.

(3) 2 Teſal. iii. 1. Fa dheoidh, a bhràithre, deanaibh ùrnuigh air ar ſoinne, chum gu 'n ruith focal an Tighearna, agus gu 'm bi e air a ghlòrachadh mar ann bhur meaſgſa.

Rom. x. 1. A BHRAITHRE, is e dùrachd mo chridhe, agus m' ùrnuigh re Dia air ſon Iſraeil, gu 'm biodh iad air an tearnadh.

(4) Taiſb. xxii. 20. A deir an ti a tha toirt fianuis air na nithibh ſo, Gu deimhin ataim a' teachd an aithghearr. Amen. Seadh, thig a Thighearn Ioſa.

103 C. *Ciod a' tha ſinn guidheadh anns an treas iarrtus ?*

*F.* 'San treas iarrtus (eadhon, "*Gu deanar do thoil air thalamh mar a nìthear*

*air neamh*") tha ſinn a guidheadh, Gu deanadh Dia ſinn comaſach agus deònach le ghràs, gu eòlas a ghabhail air a thoil (1), agus a bhi freagarach is ùmhal d'i anns gach aon ni (2), mar a ta na h-aingil air nèamh (3).

(1) Salm cxix. 34. Thoir tuigſe dhomh, agus gleidhidh mi do lagh; ſeadh, coimhididh mi e le m' uile chridhe. *rann.* 35. Thoir orm triall an ceum t'aitheanta; oir ann-ſan tha mo thlachd. *rann.* 36. Lùb mo chridhe gu d' theiſteaſaibh.

(2) Gniomh xxi. 14. Agus an uair nach gabhadh e comhairle, ſguir ſinne, ag radh, Deanar toil an Tighearna.

(3) Salm ciii. 20. Beannuichibh an Tighearna, ſibhſe 'aingle, treun an neart, a' deanamh 'iarrtuis, ag èiſdeachd ri fuaim f hocail. *rann.* 22. Beannuichibh an Tighearna, 'oibre uile, anns gach ait d'a thighearnas: beannuich an Tighearn, O m'anam!

104 C. *Ciod a tha ſinn a' guidheadh anns a' cheathramh iarrtus?*

*F.* 'Sa cheathramh iarrtus (eadhon, "*Tabhair dhuinn an diugh ar n-aran lathail*") tha ſinn a' guidheadh, Gu faigheamaid, do ſhaor thoirbheartas Dè, cuibhrionn chuimſeach do nithe maithe na beatha ſo (1), is gu mealamaid a bheannachadh leo (2).

(1) Gnath-Fhocail xxx. 8. Dìomhanas agus breugan cuir fad uam; na toir dhomh bochdainn no beartas, beathuich mi le biadh a bhios iomchuidh air mo shon.

(2) Salm xc. 17. Agus biodh maise an Tighearna ar Dè oirnn; agus daighnich thusa obair ar làmh dhuinn, seadh, daighnich obair ar làmh.

105 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns a chùigeadh iarrtus?*

*F.* 'Sa chùigeadh iarrtus (eadhon, "*Agus maith dhuinn ar fiacha, mar a mhaitheamaid d' ar luchd-fiacha*") tha sinn a' guidheadh, Gu maitheadh Dia dhuinn gu saor ar n-uile pheacaidh, air sgà Chrìosd (1); agus is mò ar misneach so iarruidh, gu bheil sinn air ar neartachadh, trìd a ghràis, gu mhaitheanas a thoirt o'r cridhe do dhaoìnibh eile (2).

(1) Salm li. 1. Dean trocair orm, a Dhe, a rèir do chaoimhneis gràidh, a rèir lionmhoireachd do chaomh thròcairean, dubh as m'eusaontas.

(2) Mat. vi. 14. Oir ma mhaitheas sibh an cionta do dhaoinibh, maithibh bhur n-Athair nèamhaidh dhuibhse mar an ceudna.

106 C. *Ciod a tha sinn a' guidheadh anns an t-seathadh iarrtus?*

*F.* 'San t-seathadh iarrtus (eadhon; "*Agus na leig sinn am buaireadh, ach saor sinn o olc*") tha sinn a' guidheadh, Dia gar gleidheadh o bhi air ar buaireadh

chum peacaidh (1), no ar cumail ſuas agus ar ſaoradh 'nuair a bhuairear ſinn (2).

(1) Mata xxvi. 41. Deanaibh faire agus ùrnuigh, chum as nach tuit ſibh am buaireadh.

Salm xix. 13. Mar an ceudna o *pheacaibh* dànadais cum air ais t'òglach, na biodh ard-cheannas aca orm.

(2) Salm li. 10. Cruthaich annam cridhe glan a Dhè ; agus ath-nuadhaich ſpiorad ceart an taobh a ſtigh dhiom. *rann* 12. Aiſig dhomh gàirdeachas do ſhlàinte, agus le d' Spiorad ſaor cum ſuas mi.

107 C. *Ciod a tha co'-dhùnadh urnuigh an Tighearna a' teagaſg dhuinn?*

*F.* Tha co'-dhùnadh urnuigh an Tighearna (eadhon, " *Oir is leatſa an rìoghachd, agus a chumhachd, agus a' ghlòir, gu sìorruidh, Amen.*" a' teagaſg dhuinn miſneach ann an urnuigh a gabhail o Dhia a mhàin (1), agus ann ar n-urnuigh eſan a mholadh, le rìoghachd, cumhachd, is glòir a thabhairt da (2). Agus mar dhearbh air ar miann, agus ar làn-earbſadh ri éiſdeachd fhaghail, tha ſinn ag ràdh, " *Amen.*" (3).

(1) Dan. ix. 18. Cha'n 'eil ſinn a' taiſbeanadh ar n-achuingean a' d' lathair air ſon ar n-ionracais, ach airſon do mhor-thròcair fèin. *rann.* 19. O Thighearna, èiſd, O Thighearna, maith, O Thighearna, cluinn, agus dean, na dean maille, air do ſhon fein O mo Dhia.

(2) 1 Eachdraidh. xxix. 11. Is leatsa, O Thigh-
arn, a mhòrachd, agus an cumhachd, agus a'
ghlòir, agus a' bhuaidh, agus a mhòralachd; oir
s leat na h-uile a ta air nèamh agus air talamh.
ann. 13. A nis uime sin, ar Dia-ne, tha sinn
' toirt buidheachais duit, agus a' cliùthachadh
'-ainm urramaich.

(3) Taisbean. xxii. 20. Amen. Seadh, thig, a
Thighearn IOSA.

# I.

## Air staid chaillte thaobh nàduir, tre bhrifeadh cumhnanta nan gniomh.

Hof. xiii. 9. O Ifrael, *do fgrios tu thu fein.*

I. DH' orduich an Dia fiorruidh agus uile-chumhachdach, an t-Athair, a' Mac, agus an Spiorad Naomh, tri Pearfa eidir-dhealuichte ann fan aon Diadhachd gu neo-fcarthail, comhionnan ann fgach uile fhoirfeachd neo-chriochnach gu ro ghlic chum a ghloire fein, roimh chruthachadh an t-faoghail, gach ni thig chum crich; agus ta e ag cur uil' orduighe an gniomh gu ro-naomh agus neo-mhearachdach, as eagmhuis bhi na fhear-compairt do pheacadh creutair fam bith.

II. Rinn an Dia fo na h-uile nithe do neo ni an ùine fhè laeth agus iad uile ro mhaith ann nan gnè: Gu fonraichte rinn fe na h aingil uile naomha agus rinn fe air ceud fionfir *Adhamh* agus *Eubha* freumh a chinneadh daonna, araon ionruic agus comafach air an lagh a bha fgriobht na'n cridheachaibh a choimhead. Bha iad a thaobh nàduir ceangailte air umhlachd thoirt don lagh fo fao pheanais bàis; ach ni'n raibh Dia ceangailte air duais thoirt da'n feirbhis, gus an deachaidh fe ann an cumhnant no ann an comh-cheangal riu, agu ri'n fhiochd ionntafan, chum beatha fhiorruidh thabhairt dhoibh air chumhnant ùmhlachd iom

lan phearſonta; agus le ſo uile a' bagradh bàis orra nam b'e 's gu'm briſeadh iad e. Se ſo cumhnanta nan gniomh.

III. Bha daoine agus aingle araon caochlach o 'n ſaor-thoil fein, mar a dhearbh a chuis (air do Dhia a Bhuaidh neimh-phàirteach ſo, bhi thaobh naduir neimh-chaochlach, a ghleidheadh ris fein) oir thuit moran do na h aingle o'n ceud ſtaid le'n toil fein ann am peacadh, agus dh'fhàs iad na'n diabhlaibh.

Air bhith d' ar ceud ſinnſir air a' mealladh leis an aidhbhleirſeoir, aon do na diabhlaibh ſin a' labhairt ann naithir nimhe, bhris iad cumhnant na'n gniomh, le'n ithe do'n mheas thoirmiſgte; leis an dh'fhàs iad fein, agùs an ſliochd; air bhith dhoibh na 'n leaſraibh mar gheugaibh ann ſan fhreumh, agus mar ſin, ceangailt ann ſa' chumhnant cheudna maille riu, ni h e amhain an luidhe re bas ſiorruidh, ach mar an ceudna chaill iad gach uile chomas air Dia thoileachadh; ſeadh, dh'fhas iad thaobh naduir, 'na naimhde do Dhia, agus do na h uile mhaith ſpioradail, agus ag aomadh amhain chum uilc an comhnuidh. Se ſo am peacadh gin, an ſhreumh ſhearbh o bheil gach uile pheacadh gniomh an ſmuainte am briathar agus an gniomh ag teachd.

## II.

Am fuaſgladh, a ta air a ſholar do na daoine taghta ann an Ioſa Crioſd le cumhnant nan gras,

Hos. xiii. 9. O Israel, *do sriss tu thu fein, ach ionnamsa ta do chabhair.*

I. GE do thug an duine e fein chum na staid chaillte so, agus ge nach 'eil e comasach air e fein a chongnamh, na toileach gu 'n deanadh Dia comhnadh ris as an staid so, ach gu 'm b'fhear leis suireach innte gun mhothuchadh uirre gus am biodh e caillte; gidheadh dh' fhoillsich Dia 'na fhocal, chum gloir a ghrasa saidhbhir, slighe chum peacaich a shabhala, eadhon le creideamh ann an Iosa Criòsd, Mac sìorruidh Dhe, a rèir cumhnant na saorse, air a dheanamh agus air a reiteachadh, eidear Dia an t Athair, agus Dia a' Mac, an comhairle na Trìonaid, roimh thoiseach an t saoghail.

II. 'Se so suim cumhnant na saorse; Air tagha do Dhia gu saor chum beatha, aireamh àraidh do'n chinneadh daonna chaillte, chum gloir a ghràsa saibhir, thug se iad roimh thoiseach an t saoghail, do Dhia am Mac, bha air orduchadh 'na fhear-saoruidh, air chumhnant 's gu'n irioslachdeadh se e fein co-mhor, as gu'n gabhadh se chuige fein an nàduir daonna, corp agus anam ann an aonachd phearsonta re a Nadur Diadhuigh, agus gu'n ùmhluicheadh se e fein don lagh mar urras air an son, agus gu 'n dìoladh e ceartas an leith, le ùmhlachd thoirt seachad na'n ainm, eadhon chum fulang bas malluichte na croiche gu 'n saoradh agus gu 'm fuasgladh se iad o gach uile pheacadh agus bas, agus gu 'n coisneadh e dhoibh fireantachd agus beatha mhairthea-

nach, maille ris gach uile ghras ſlainteil a ta treoruchadh chuige ſin, chum le meadhonaibh da orduchadh fein, bhi gu h eifeachdach air an cur ris gach aon diubh ann an am iomchuidh. An cumhnant ſo ghabh Mac Dhe (neach is e Ioſa Crioſd ar Tighearna) os laimh roimh thoiſeach an t ſaoghail, agus ann an iomalaineachd na h aimſir, thainic e chum an t ſaoghail, agus bha ſe air a bhreith leis an òighe *Muire*, dh' ùmhlaich ſe e fein don lagh, agus dh' ìoc ſe an eiric gu h iomlan air a chrann cheuſaidh: Ach do bhrì a chumhnaint ſo bha air a dheanamh roimh thoiſeach an t-ſaoghail, ta Crioſd ann ſna h uile linn o thuitim *Adhamh*, ag cur nan ſochaire choſnadh leis, gu h eifeachdach ris na daoine taght, agus a ta e deanamh ſo ann an gabhail riu air cumhnant do ſhaor ghras agus reiteachadh maille riu, tre chreideimh ann fein; agus leis a chumhnant ſo, 'ta ſe deanamh thairis do gach creidmheach, còir air fein agus air uile ſhochairihh.

III. Chum cumhnant na ſaoirſe ſo a choimhlionadh, agus chum na daoine taght a dheanamh nan luchd comhpairt do chumhnant nan gras, bha Ioſa Crioſd air a ſgeudachadh leis na tri dreuchda ſo, Faidhe, Sagairt agus Riogh. Air a dheanamh na *Fhaidhe* chum gach eolas ſlainteil fhoillſeachadh d'a phobull, agus chum impidh chur orra creidſin agus umhlachadh don eolas ſo; air a dheanamh na *Shagart*, chum e fein a thoirt ſuas na iobairt aon uair air an ſon uile, agus chum gnath eidear-ghuidhe dheanamh ris an Athair, chum 's gu 'm biodh am pearſa agus an ſeirbhis air an

deanamh taitneach dha: agus air a dheanamh na *Riogh* chum an ceannsachadh dha fein, chum am beathachadh agus an riaghladh le orduighean fein, agus chum an dion o'n uile naimhde.

## III.

Na meadhona o'n leith amuigh chum na daoine taght a dheanamh; 'nan luchd comh-pairt don chumhnant so, agus a chuid eile 'ta air an gairm bhi gun leisgeul.

Matth. xxii. 14. *Ta moran air an gairm.*

I. NA meadhona on leth a muigh chum daoine dheanamh 'nan luchd comh-pairt do chumhnanta nan gràs, ata iad co ghlic air am friothaladh, as gu'm bi na daoine taght gu cinnteach air an iompuchadh, agus air an sabhaladh leo; agus sin air chor 's nach fuigh na daoine eidearbhta ann measg a bheil iad sior-àobhar tuisl dh. Is iad na meadhona gu sonnraicht a cheithir so; 1. Focal De. 2. Na sacramainte. 3. Riaghailt-eagluis. 4. Urnuigh. Ann am *Focal De* air a shearmonuchadh le teachdairibh tha air an orduchadh chuige sin, ta an Tighearna tabhairt tairgse gràis do na h-uile pheacaich, air chumhnant gun creid iad ann Iosa Criosd; agus ge be dh'aidicheas am peacadh, 's a ghabhas re Criosd air a thairgse, agus dh' ùmhluicheas iad fein da orduighansa, 's aill leis gu 'm biia d fein agus an clann air an gabhail a steach, chum onoir agus sochaire cumhnant nan gràs. Leis *na sacramaintz*

'ſ àill le Dia gu 'm bi an cumhnant air a ſhéulachadh agus air a dhaingneachadh dhoibh air na teirme roimh-ràite. Le *Riaghlaidh eaglais* is àill leis gu'm bi iad air an iadhadh aſteach, agus air an cuideacheadh a chum an cumhnant a choimhead. Agus le h *Urnuigh* 'ſ àill leis gu'm bi a ghràſa glormhor fein ta air an gealltuinn ann ſan chumhnant air an tarruing amach gu lathail, air an aideachadh, agus air an cur an gniomh. Ataid na meadhona ſo uile air an gnathuchadh gu treimhdhireach, no air ſgàth ſgèimh amhàin, do reir gne an luchd-cumhnantaidh mar is creidmhich da rireadh iad, na thaobh coslais amhain.

II. Cumhnant nan gràs, 'ta air a chur ſios ann ſan t ſean-tiomnadh, roimh theachd Chrioſd agus ann ſan tiomnadh-nuadh o thainic e, is ionnan dà ann am briogh, ge do tha atharach fritheałaidh air on leith a muigh: Oir bha an cumhnant fui an t ſein-tiomnadh air a ſhèulachadh le ſacramainte an timchioll-ghearraidh agus an Uain-chaiſg, ag comharrachadh a mach bais Chrioſd chum teachd, agus na ſochaire bha air an coſnadh leis, fui ſgaile iobairte fola, agus ionia deaſghnathach eile; ach o thainig Crioſd 'ta an cumhnant air a ſhèulachadh le ſacramainte a' bhaiſdeadh agus ſuipeir an Tighearna, a ta comharrachadh amach gu ſoilleir, Crioſd air a chèuſadh am fianuis ar ſùl, air toirt buaidh air a bhas agus air an uaigh, agus a riaghladh gu glòrmhor gach ni air neamh agus talamh, chum maith a phobuill.

## IV.

### Na beannachdaibh 'ta air an comh-pairteach gu h eifeachdach leis na meadhona ſin re muinntir thaghta an Tighearna.

Matth. xxii. 14. *Ta moran air an gairm, ach beag air an tagha.*

MAR ata ar Tighearna leis na meadhonaibh ſo o'n leith amuigh, a' fagail nan daoine ei-dearbhta' gun leithſgeul, mar ſin tha ſe ann an chumhachd a Spioraid a cur ris na daoine taght gu h-èifeachdach gach uile ghraſa ſlainteil a choiſnadh dhoibh ann an cumhnant no ſaorſe agus a' deanamh caochladh air am pearſa. Gu ſonnraichte, 1. Ta ſe ga'n *iompochadh* no ga'n *ath-ghineamhuinn*, le beatha ſpioradail thabhairt doibh, a'foſgladh an tuigſe, ag ath-nuadhacha an toile, an aigneadh, agus uile chumhachdaibh an anama chum ùmhlachd ſpioradail thoirt da aitheanta. 2. Ta ſe tabhairt doibh *creidimh ſlainteil*, leis am bheil iad ſuidh mhothuchadh an damnadh a thoill iad, ag aontuchadh o'n cridhe le cumhnant nan gras, agus a' gabhail re h Ioſa Crioſd gu treimhdhireach. 3. Tha ſe tabhairt dhoibh *aithreachas*, ionnas gu bheil iad o dhoilghios diadhuigh, le fuath peacaidh, agus gradh do fhireuntachd, ag iompapachadh o gach uile aingidheachd chum ſeirbhis De. Agus, 4. Tha ſe ga'n naomhachadh, le toirt orra dol air an adhart agus buanachadh ann an creidimh, agus ann an umhlachd ſpioradail do

lagh Dhe, ga fhoillſeachadh le'n torradh ann ſna h uile dhleaſdanas, agus deadh-oibridh a reir mar chuireas Dia cionfàth 'n an laimh.

II. Maille ris a chaochladh ſo o'n leth a ſtigh air am pearſa, 'ta Dia mar an ceudna a' deanamh caochladh air an ſtaid: oir co-luath 's ata iad air antabhairt le creidimh fuidh chumhnant na'n gras. 1. Tha ſe ga'm *fireunachadh,* leis an umhlachd iomlan ſin thug Crioſd do'n lagh, agus mar an ceudna an dioladh thug ſe do cheartas air a chrann-cheuſaidh 'n an ainm, a mheas doibh mar fhir-euntachd, 2. Tha e ga'n deanamh *reidh* ris, agus nan cairde do Dhia bha roimhe ſo na naimhde dha. 3. Tha e ga'n *uchdmhachdach,* chum 'ſnach bi ſiad tuille na'n cloinn aig an Aidhbheirſeoir, ach na'n cloinn aig Dia, air an deanamh ſaibhir le uile ſhochairibh ſpioradail a chloinne. Agus ſaidheòidh, tairèis da'n cogadh ann ſan bheatha ſo bhi air a chriochnachadh, 'ta ſe ga'n deanamh foirfe ann an naomhthachd agus am beannuchadh air tus 'nan anamaibh aig àm bàs, agus aris 'nan anamaibh agus 'nan cuirp faraon, 'nuair dhluthaicheas e r'a chèile iad le h aoibhneas ann ſan eiſeiridh ann ſan la ſan d'thig ſe gu glormhar chum breitheannuis, n'uair bhitheas na h-aingidh gu leir air an cur air falbh chum ifrinn, maille ris an Diabhal da'n d'thug iad ſeirbhis: Ach a mhuinntir ſin a thagh Crioſd, an dream a ſhaor e, na fiorchreidmhich, luchd leanmhuinn na naomthachd, bithidh ſiad maille ris fein ann an ſtaid na *glaire.*

